# Machraichean Mora Chanada

## Dorus Fosgailte Do'n Ghaidheal

Aithris air mar a' dh' λiticheadh Canada le sluagh na h-Alba
Na cothraman a tha, an diugh, a' feitheamh air daoine
na Gaidhealtachd a thig gu Canada-an-iar,—air
an cur fa chomhair an leughadair le

## AILGHINN LA BHRUINN

A Geobh-nam-Faochag thainig mise,
O thaobh siar an Eilein Fhada;
Geobha caol nan stuadhan arda
'Thogadh gaoir 'n λm lionadh mara.

Air a chur am mach le ughdarras
Ard-Uachdaranachd Chanada.
Ann an Ottawa.
1907

# NA GAIDHEIL ANN AN CANADA.

[BUINIG DACHAIDHEAN DHAÎBH FÉIN AIR MACHRAICHEAN NA H-AIRD-AN-IAR.]

Tha dluth-cheangail aig Gaidheil Alba ri Canada. An uair a fhuair na Breatunnaich buaidh air na Frangaich aig Quibec bha na saighdearan Gaidhealach a'n sin, a' nochdadh mar bu nòs, an gaisge 's a bhlair ri am cruadal. Bha reiseamaid nam Frisealach air a' deanamh suas de dhaoine bho na siorramachdan Gaidhealach, agus bu chainnt, ach beag, gach duine dhiubh, a Ghaidhlig. An deigh do'n chogadh criochnach adh, agus an duthaich 'thighinn fo riaghladh Bhreatuinn, shuidheach moran de na saighdearan ann am Mòr-Roinn Quibec, agus na Mòr Roinnean ri taobh na mara Atlantic, ris an canar Nova Scotia, Eilean a Phrionnsa, agus Ceap-Breatuinn, far an d'fhas iad lionmhor agus, ri uine, sealbhach. Bha guth agus ughdarras mòr aca ann an riaghladh na duthcha, agus bha Gaidheil Chanadach ann an uine ghoirid cho iomraiteach ann an cuisean siobhalta na tire, 's a b' abhaist d'an athraichean a bhi gaisgeal am bad namhaid air an raon.

Bha tri chearnaidhean do'n duthaich anns an do thuinnich na Gaidheil aig amanan sonraichte.

An toiseach, anns na Roinnean mu 'n chuan-an-ear; a rithisd ann an Roinn Mòr Ontario, no mar a theirte ris aig an àm ud, Canada Uachdrach; agus mu dheireadh air *machraichean mora an iar* agus thairis air na sleibhtean arda gu garbh-chriochan na h-airde-an-iar-thuath.

Thoisich na Gaidheil a'thighinn a stigh do Chanada Uachdrach bho cheann corr is ceud bliadhna roimhe so.

Bha a chuid bu mho de na toisich bho shiorramachdan Ionarnais agus Rois, agus shuidhich iad ann an Gleann-a-garraidh, air bruach na h-aimhne St. Lawrence, agus bho sin suas ri taobh nan lochan mora, aig Kingston, Niagara agus Detroit. Bha, an taca ris na h-aitean sin, talamh math, tarbhach, air a chomhdach le trom-choille, ach air dha a' bhi faisg' air saithichean-seolaidh cha b' fhad an uine gus an do reiticheadh an fhearainn, 's gus an robh raon air a chur ri raon, a's bailtean briaghe fearainn air an aiteachadh, a tha gus an latha'n diugh na'n tlachd do'n t-suil, 's nan seilbhe luachmhor dhaibh san d'am buin iad.

Re lethcheud bliadhna an deigh so, dh'fhag mòran Ghaidheil tir an athraichean. Chaidh cuid diubh gu Galldachd—do na bailltean mòra, do na h-obraichean mòra far an robh a chuid bu mho dhiubh air an slugadh suas am measg choigreach. Dh' fhas, mar bu tric, an clann suas ann an aineolas air canain, 's air gné nan Gaidheal agus, an diugh, cha 'n 'eil dad ri fhaotainn diubh ach na h-ainmean a chi neach thairis air dorsainn nam buth air an t-sraid.

Air an lamh eile thainig mòran mhiltean de na Gaidheil do Chanada uachdrach agus thog iad fearann. Shoirbhich gu math leò. Cha 'n 'eil teagamh nach robh obair chruaidh aca ri dheanamh 's na laithean ud. Bha na craobhan ri 'n gearradh sios; bha'n talamh ri ruaradh, bha tighean ri 'n togail, bha cuid 'us rud ri chosnadh airson teaghlaichean oga, gun luths' gun chobhair, agus bha airgiod cho gann ri sneachd an t-samhraidh. Ach bhuanaich iad gu dichiollach agus thar gach eigin agus bochdainn dh' eirich iad gu comhfhurtachd, agus moran diubh gu ailghios agus bearrtais. Chum iad nam badanan sluaigh ri cheile; chum iad beò canain agus moran de chleachdaidhean an athraichean, agus gus an la 'n diugh gheibhear daoine, mnathan, agus clann, 's an dara, agus 's an trieamh ginealach dhaibhsan a' thainig an toiseach, a labhras 's a leughas Gaidhlig cho math ri gach dalach neach ann an aon sam bith de dh' eileanan siar na Gaidhealtachd. Sin agaibh coimeas eadar iadsan a dh' fhag a Ghaidhealtachd airson na Galldachd agus

airson Canada dha no thri linntinn roimhe so. Co dheth'n dithis a rinn an taghadh a b' fhearr? Tha mi fein a' creidsinn gu'n d' rinn iadsan a thainig gu Canada. Bha obair fhallain aca, a mach air na raointean fhosgailte, no anns na coilltean dhomhail, fhasgach, re a Gheamhraidh, agus do dhaoine, lasgara, tapaidh, nach mòr a b' fhearr a bhi cosnadh beò-shlainte mar sin, dhaibh fein, 's d' an teaghlaichean, no 'bhi ag trailleadh bho mhoch gu dubh'ch ann am buthan-ceairde, salach, nam mòrbhailtean Gallda, no a bhi 'siudain pioc 'us sluasaid air rathad-iarruinn mar chruaidh-obraiche gle iriosal. Tha eachdraidh na duthcha so a' toirt làn dhearbhadh gu robh an luchd-imrich gu Canada glic 'n an roghainn. Aig an am 's an d'thainig iad bha e cosdail dol air turus thar a chuan mhòr. Bha biadh agus aodachleaba aig gach neach ri ullachadh air a shon fein, agus bha uine mhor air a chaitheamh air a chuan. Gidheadh chuir na daoine 's na mnathan chruadalach ud an aghaidh ris an turus agus ann am beagan bhliadhnachan, bha duais aca a b'fhiach an t-saothair. Am measg cuid de na daoine a dh'eirich bho neò-ni gu beartais 's gu àrd chumhachd, faodair ainmeachadh mar eisempleir, Alasdair Mac Coinnich, a bha 'n a chlachair, 's a rainig gu inbhe a bhi 'n a ard-mhinisteir fo'n chrun thar uachdranachd Chanada gu leir. Bha, mar an ceudna an Ridre Iain Domhnullach, an Ridre Oliver Mowat, an t-urramach Gilleasbuig MacEalair, an t-urramach Seoras, Uileam Ros, am Morar Strachona, an Ridre Mac-ille-mhaoil agus na ficheadan eile. Anns gach dreuchd agus gairm,—mar dhoctairean, mar luchd-lagha, mar mhinisteirean an t-soisgeil, mar mhaighstirean-sgoil, mar mharsantan, mar luchd-mharlaid airgid, mar luchd-togail aitreabh, agus obraichean mora, mar thuathanaich an fhearainn, tha Gaidheil do-aireamh air feadh Chanada.

Tha e doirbh dhaibhsan aig na seann dachaidhean a bhreathnachadh, no a thuigsinn meud a chothram a tha 's an duthaich so do dhuine misneachail gealltanach a bhi deanadh gu math 's gu ro mhath. Is e so a thachair cheana ann an seann Chanada far a robh e cruaidh dachaidhean a bhuinig bho na coilltean; ach an diugh

tha e mòran ni's furasda tighinn gu buil mhath ann an uine ghoirid. Tha so g'a m' thoirt a dh' ionnsuidh an trieamh cearnaidh do Chanada anns a bheil na Gaidheil ro fhaicsinneach—machraichean aird'-an-iar. Bha na Gaidheil am measg ceud luchd-malairt na tirean fad as so. Chaidh iad a steach an toiseach mar sheirbhisich do'n chuideachd mora sin a dh' ainmicheadh air an Hudson Bay, agus b' iomadh oganach o'n eilean Leoghasach, 's bho taobh tuath na Gaidhealtachd a shaothraich gu ro dhileas, chothramach, am measg nan Innseanach, cian mu 'n do chuireadh crann a'm fearann 's an duthaich sin, agus a rinn mòran aigiod an los a shaothrach. Tha ainmean cuid de na daoine sin air an cumail ann an ard mheas ann an eachdraidh Chanada. 'Nam measg tha diulanaich mar an Ridre Alasdair MacChoinnich, Sìm Friseal, a thug le cheile an ainmean do dha amhainn mora—Amhainn MhicCoinnich, agus Amhainn an Fhrisealaich. Bha Domhnullaich, Granndaich, Mic-Bheathain, Guinnich, Mic-Illebhraigh, Mic-an-Toisich, agus ach beag feadhain de gach fine Gaidhealach eile am measg na muinntir a ghabh seilbh an toiseach air machraichean bàn na tire. An diugh, an uair a tha an duthaich fharsuing sin gu luath a' lionadh le sluagh as gach aite, tha 'n riaghladh agus an uachdranachd air an steidheachadh air a bhunachair sheascaire, chinnteach, a leigte mòran bhliadhnachan roimhe so leis na Gaidheil a bha 'n an roimh-ruithearan 's 'nam priomh luchd-aiteachaidh. Tha iomadh duine oga agus cailinn anns a Ghaidhealtachd an diugh leis am bu mhiann an crannchur a leasachadh, agus a chum sin a dheanadh a dh' fheumas dol a mach bho dhachaidh an oige a dh' ionnsiudh an t-saoghail a chosnadh an aran laitheil. Dhaibhsan tha facal agam ri radh—facal tha mi creidsinn a bhitheas chum buanachd dhaibh ma bheir iad fainear. Cha sgriobhainn so idir, agus cha'n iarrainn dragh a chuir orra le comhairle bh' uamsa mar a bithinn a làn chreidsinn gur a h-e mo dhleasdanas na nithean mu Chanada a chunnaic mi air mo shon fein, a dhearbh mi le iomadh dearbhadh, agus a dh'fhiosraich mi leis gach rannsachadh iomchaidh, a bhi ceart agus firinneach,

innseadh dhaibh 'n an canain fein, mar a d'fhaodas mi. Air an aobhar-sin tha mi sgriobhadh; ma ni mo sheanachas feum do neach air bith do'm luchd-duthcha, bithidh mi làn riaraichte; tha fios agam agus cinnte, nach dean mo chomhairle cron do neach air bith a ghabhas i.

Bho na briathran a sgriobh mi cheana bithidh e soilleir do' n leughadair gu bheil na Gaidheil lionmhor agus gu cubhaidhseach ann an Canada. Tha muinntir Ghaidhealach ri 'm faotainn bho chuan gu cuan, agus tha mòran de sheann spioraid agus chairdeis an athraichean air an cleachdadh 'n am measg. Tha failte chridheal air a thoirt do gach aon neach a tha tighinn am mach bho 'n Ghaidhealtachd. Cha 'n ann am measg choigrich a tha neach a tuiteam an uair a ruigeas e a' cheann uidhe aig aon do bhailtean beaga no mora Chanada 'n-iar. Leis a so a radh, feumaidh mi mār an ceudna facal rabhadh a thoirt do gach nach a leughas na briathran so.

Is e do mhath fein, agus math na duthcha neo-choimeasaile so a tha air m' aire.

Ma tha thu a' deanadh gu math aig do dhachaidh, fan aig do dhachaidh; àirich do theaghlach a'n sin; foghlum iad 's a Ghaidhlig agus anns a Bheurla; dean do dhleasdanas mar dhuine, mar fhear-tighe, mar choimhearsnach, 's mar Ghaidheal, mar a's fearr a dh'fhaodas tu. Theirinn riut nach eil dleasdanas ni's airde ri aghaidh a Ghaidheal na 'bhi dileas d'a fhein 's d'a dhuthaich.

Faodaidh tu a bhi ann an cothram math, aig do dhachaidh, ach air sgath do theaghlach, gu bheil iarrtas ort imrich thar chuan. Smaointich gu ro-mhath air a chuis. Ma tha thu suas ann an laithean 's dualach gu 'm bi e duilich dhuit doighean agus cleachdaidhean ùra a thogail, agus faodaidh e bhith nach fhalbh an guin ad' chridhe gu brath. Ach, air an lamh eile, ma tha thu misneachail, agus de'n bheachd gu' dean thu fein, maille ri d' theaghlach, bhur cor a leasachadh le bhi tighinn gu Canada, cha n-aithne dhomh aon ni a bu choir seasamh eadar thu 'us miann do chridhe; agus bheir mi iomadh dearbhachd dhuit air a sin anns an sgriobhadh

so mn'n dealaich mi ruit. Ach is ann do na gillean òga, 's do na maighdinnean òga, a tha mi gu sonraichte a sgriobhadh—dhaibhsan do'n ! eigin tir an duthchais fhagail airson tir eile, ma's e Glaschu no Duneideann no Canada, ceann uidhe an turuis.

Is e mo run iomradh a' dheanadh air meudachd mhor Chanada an iar; air cuid de na cothraman a tha aig an am so a'feitheamh air muinntir a thogas fearrann no cosnadh eile a'n sin a nis; air crannchur cuid de na shuidhich a'n sin bho cheann bheagan bhliadhnachan; agus mo bheachd a thaisbeanadh air am fàs mor ann an daoine, 's ann an saoibhreas a tha a' tighinn gu luath air an roinn mhor so do Chanada.

## MACHRAICHEAN CHANADA.

Tha na mor-roinnean ris an canair gu coitchionn Machraichean Chanada, a' gabhail a steach: Manitoba, Saskatchewan, agus Alberta. Is e baile-mor Mhanitoba, Winnepeg; baile-mor Saskatchewan, Regina; agus baile-mor Alberta, Edmonton.

Tha Mainitoba a sineadh a' mach bho taobh an iar Ontario gu ruig mòr-roinn Shaskatchewan, 's bho na Staitean Aonaichte air an taobh a deas, gu ruig tir-mor Chewatin air an taobh a tuath. Tha deich thar-fhichead million acair an taobh a stigh de chriochan Mhanitoba, a' gabhail a steach gach seòrsa fhearrann, math 'us donna, ach a mhor chuid freagarach airson aiteachaidh agus tuathanachais math.

Mar a theid neach ni's fhaide thun an iar tha mor-roinn Shaskatchewan fa chomhair. Is e so aon de dhuthchanaibh mor na tire, anns a bheil tuaiream a's ochd-fichead million acair de dheagh thalamh aiteachaidh, gu leòir airson mòr-shluaigh do aireamh.

'S e an trieamh mor-roimn anns a chearnaidh fharsuing so de Chanada, Alberta, a laidh ri taobh an iar Shaskatchewan, agus aig bun nam beanntan arda creagach ris an canar 's a Bheurla na " Rockies." Tha caochladh fearrann anns a mhor-roinn so, feur airson ionaltraidh spreidh, agus talamh freagarach airson

cruithneachd agus na h-uile gne thoradh a tha chum feum an duine.

Is iad sin na tri roinnean de Chanada a tha 'tairgse na cothram is fearr a tha 'dol, an diugh, do dh' oganaich calma, fearail bho gach tir fo' n ghrein. A chionn gu bheil miann orm nach caill thusa, a leughadair choir, an cothram so tha mi 'cur an teachaireachd so g' a d' ionnsuidh 's tha mi 'n dochas gu'n smuainich thu gu dur-achdach air mo bhriathran.

Ciod iad na h-aobhairean araidh airson a bheil an am so ni's freagaraiche no am sam bith eile gu bhi tighinn gu Canada? Innisdh mi dhuit c'airson nach bu choir dhuit dàil a chuir 'sa chuis.

'S a cheud aite tha mòran mhuinntir a tighinn a stigh 's a togail fearrainn. Agus tha e nadarra gu'n tog iad an fhearrainn a's fearr a dh'fhaodas iad. Mar sin gheibh *a cheud fheadhainn* a thig an taghadh 's an raghadh de na tha dol 'n uair a thig iad. Tha moran sluaigh a tighinn bho na Stàidean Aonaichte, feadhainn a tha eòlach air doighean na tire, agus aig a bheil airgiod gu bhi leasachadh an fhearainn 's gu bhi 'cur airgiod mu 'n cuairt. 'S math an am a bhi tighinn gu duthaich 'n uair a tha airgiod paillt innte. Mar eil' mòran airgiod agad fhein tha cosnadh a feitheamh ort agus deagh thuarasdal, 's cha bhi n-uine fada gus am bi airgiod agus fearainn agad dhuit fein, saor bho fhiachaibh, bho mhàl, agus maoin 'na chois.

'S an dara aite, tha mòran obraichean a' dol air an aghairt an drasda, gu h-araidh rathaidean iarrunn a tha air an leigeil sios air feadh na duthcha le mor chabh-aig a chum a bhi 'cumail suas ri aiteachadh an fhear-ainn, agus tha feum air moran luchd-oibre air na "railways" so. Tha duais math air a thairgse agus aig an am cheudna faodaidh duine baile fearainn a thogail, 's a chumail a'n laimh gus am bi airgiod gu leòir aige gus an fhearainn obrachadh. Cha bhi 'n cothram so cho math a'n uine ghoirid, oir mar a thubhairt mi cheana, tha miltean thar mhiltean de shluaigh a tighinn a stigh, agus tha 'm fearann a tha faisg air na rathaidean iarrunn air a ghabhail an toiseach. Air an aobhair sin tha e

feumail nach bi ùine air a call le neach sam bith a tha smuaineachadh air tighinn a mach do'n duthaich so, gu bhi fiotainn fearainn an nasgaidh anns na h-aitean a's fearr a tha a nis fosgailte air a shon.

Cha 'n urrain fior Ghaidheal a bhi smaointeachadh air imrich thar chuan, gu tir aineoil gun a bhi beachd-achadh gu durachdach air tir a bhreith 's a chairdean.



RUARADH LEIS A CHAS-CHROM 'S A GHAIDHEALTACHD.

'S iomadh an smuain a theid troimh inntinn. Tha e cruaidh snaim teann na h-òige fhuasgladh agus cul a chur ri parantan 's ri luchd daimh, 's ris na cleachdaidh-ean anns an d' araicheadh neach bho ghlun a mhathar. Ach, mo leachain! cha dean e'n gnothaich a bhi lagach-adh ri aghaidh dleasdanas. Ma dh' fheumas tu an dachaidh fhagail idir cha' n' eil mòran atharrachadh 's a chuis co dhiu a theid thu 'a Ghlaschu nam bu, no do Chanada an fhearainn,—bithidh tu astar air falbh bho d' chuideachd, a ni eadar-sgaradh bi bhuan, oir cha teid thu chomhnuidh do dhachaidh do bhreith gu brath tuille, agus ma shoirbhicheas am fortan leat,

bithidh e, ach beag ,cho furasda dhuit a dhol a choimhead do chairdean bho Chanada 's a bhiodh e dhuit bho Ghlaschu no Lunnain, mar biodh airgiod aiseig agad. Agus, a ris, ann an Canada bithidh tu mar a's trice am measg chairdean no luchd duthcha; am measg muinntir a dheòil ciche am mathar ann an eileanan siar Alba, no anns na siorramachdan Gaidhealach, 's a thug leò gné



AN TAIGH 'S AN ROBH MI OG.

'us baigh, 'us creideamh an athraichean a dh' ionnsuidh Canada.

Tha 'n t urramach Tormad MacLeoid ag iomradh, gu ro dhruiteach, air imrich Ghaidh'lich 's an Sgeula " Long mhòr nan Eilthireach;" 's tha na baird a togail caoidh air a chuspair cheudna agus bha araon na diadhairean 's na baird gle cheart; oir bha cruaidh chàs co cheangailt ri imrich 's an am ud nach eil ann an diugh. Bha tighearnan fearainn an iochd'or a' deanamh ana ceartais air an t sluagh, agus bha na Gaidheil air am fuadach bho 'n dachaidhean an aghaidh an toil. B'e

dleasdanas a mhinisteir agus a bhàird an guth a thogail gu dian, durachdach, an aghaidh geur-leanmhuinn an luchd duthcha; ach, an diugh, cha 'n ionann suidheachadh 's mar a bha. Tha saorsa fuireach aig a bhaile ma chuimas a bhaile beòshlainte ruit; faodaidh e a bhith fior, mar tha 'n bàrd ag radh nach 'eil

"   .   .   .   saorsa sruth nam beanntan
Anns a' ghleann 's an robh mi òg"—



TAIGH COMHNUIDH AIR A MHACHAIR.

ach tha saorsa agad a bhi dol 's a tighinn mar is aill leat an diugh a'n tir nam beann. 'S e chuis, nach eil, a reir laghannan agus riaghailtean na duthcha cothram aig na h-òganaich Ghaidhealaich a bhi fàs suas mar bu choir dhaibh, 'n an daoine feumail do'n duthaich, is riaraichte le'n crannchur fein. Cha 'n 'eil an cothram so aca aig an dachaidhean, no ann an àite air bith eile ann an Alba no Sasunn cho math sa tha e ann an Canada. Cha'n 'eil e

ciatach, no caoimhneal, no dileas d'ar luchd-duthcha a bhi g'an dalladh mu fhior chor Chanada, 's na tha ri fhaotainn innte de bheartas, chomhfhurtachd, agus mhaoin. A bheil do chridhe a tlathachadh mar a chuimhnicheas tu air eaglais t-athraichean, air la na sàbaid, air aimsir a chomanachaidh, air a "chuideachd mhòr," ri taobh na mara, no ri fasgadh na creige, far am bitheadh na daoine—Ruairidh Mòr, no iomadh fear eile 'n a athair a'n Israeil, a' toirt na dearbhaidhean 's na comharraidhean air fior-chreideamh luchd-leanmhuin an Uain? Cha 'n'eil ni ann a dh' inntricheas leithid a dh' fhaireachdainn tlà, tais, agus buan ann an cridhe an duine ri cuimhneachan crabhaidh mar so, agus do'n Ghaidheal mairidh iad 'n a chridhe gu brath.

'Nuair a thainig na Gaidheil an toiseach gu Manitoba bha ministear de'n t-seorsa fein gu bhi comhla riu, ach thainig ni-eiginn 'san rathad agus cha deachaidh a leò. Bha iad air an aobhar sin gun mhiniştear fad iomadh bliadhna, ach bha daoine 'nam measg a bha araon fodh eagail an Tighearna, agus comasach air aoradh follaiseach a chumail. Chaidh coinneamhan a chur air chois, agus bha na daoine, coire, sin a teasgag 's ag earalachadh an t-sluaigh, anns an doigh 's am b' abhaist do na h-eildearan 's a Ghaidhealtachd a bhi deanamh. Bha cuid diu bho Chataobh—duthaich Alasdair Gheairr, ainmeil; cuid bho shiorramachd Rois, le briathran soisgeulach nam ministearan dileas a' shaothraich 's an Toiseachd, 's am Baile Dhuthaich, fathasd beò 'nan cluasan 's 'nan cridheachan, agus bha iad dileas, durachdach ag cur an t-sil, 's a bristeadh arain na beatha d' an t-sluagh. Tha fear-eachdraidh a toirt cunntais chiatach air na coinneamhan a b'abhaist do sheann Ghaidheil Mhanitoba a bhi cumail fo iarmailt fhosgailte nan speur, aig amanan sonraichte 'n uair a bhiodh a choimhthional tuilleadh a's mòr airson na h-eaglaise a ghabhail a stigh. Mu'n cuairt orra air gach taobh bha na raointean uaine a bhuineadh dhaibh fein, a bhuinig iad bho staid naduir, a dh' àitich iad le 'n lamhan fein, air an do thog iad na taighean, 's na saibhlean, 's air an d' araich iad na teaghlaichean a bha mar chul-taic

dhaibh a nis 'n uair a bha iad a fas aosmhor, liath. Bha maitheas a Chruith-fhear air a nochdadh do' n t-suil chorparra, agus bha taingealachd a' lionadh gach cridhe. Bha 'm ministear òga a thainig d'an n-ionnsuidh air a lionadh mar an ceudna le eud a thaobh maitheas agus lànachd nam beannachdan a bha iad uile a sealbhachadh agus thug e am mach an coigeamh salm thar an tri fichead far a bheil an salmadair ag cur an ceill trocair an Tighearna agus a mhaitheas d'a shluagh ann am briathran freagaireach do shuidheachadh nan Gaidheal a bha g'a eisdeachd aig an am.

"Gabhaidh eadhon luchd-aiteachaidh nan criochan fada mach eagal roimh do chomhraidhean: bheir thusa air dol a mach na maidne agus an fheasgair gairdeachas a dheanamh." Mar so a leigeil ris gur e 'n t-aon neach, agus esan amhain a tha 'riaghladh thairis air an t-saoghail gu leir—thar eileanan na Gaidhealtachd agus thar Canada ge b'e cho iomallach 's a dh' fhaoidte i 'bhi aig an am ud; agus bha E 'g ordachadh araon maidne agus feasgair, Geamhraidh agus Samhraidh, Earraich agus Foghraidh, do gach cearnaidh de 'n chruthachaidh mhor, leis gach beannachd tiomail agus spioradail a reir a dheagh thoil fein.

Tha thu, ars an Salmadair, a'fiosrachadh na talmhuinn, agus g'a uisgeachadh; ni thu ro bheartach e, oir tha amhainn Dhé làn a dhuisge: deasaichidh tu arbhar, 'n uair a dh' ullaich thu e mar so.

Tha thu gu pailt ag uisgeachadh iomairean; tha thu a'leagadh siòs a' sgrioban; le frasaibh ni thu tais e; beannaichidh thu fhàs.

Crunaidh tu a bhliadhna le d' mhaitheas; agus silidh do cheuman saill.

Silidh iad air cluainibh an fhasaich; agus ni na cnuic gairdeachas air gach taobh.

Tha na cluainean air an sgeadachadh le treudaibh, agus tha na glinn air an comhdachadh le arbhar: ni iad iolach ait; seadh seinnidh iad.

An uair a thog an comh-thional mòr suas an salm so, le àrd-sheirm, a' moladh De le'n cridhe airson a mhaitheis agus toirbheartais a laimh shaoileadh Gaidheal sam

bith a bhiodh a lathair gu'm b' ann 's a Gaidhealtachd a bha e air la na Sabaid. B'ann mar so a bha gu tric ann an Canada 's na laithean ud, agus mar sin bha beachdan fhallain air an craobh-sgaoileadh air feadh na duthcha agus air an cumail beò. Air an latha 'n diugh tha a Ghaidhlig air a cleachdadh anns na h-eaglaisean far a bheil na Gaidheil lionmhor, agus tha na seann doighean air am cumail suas. Bhiodh e cho buailteach dhuit a thighinn air searman Ghaidhlig ann an Toronto, Winnepeg, Regina no Edmonton, 's a bhiodh e ann am Peairt, Struidhla, Abereadhain, na gach dalach baile air machair na h-Alba; agus is taitneach a ni gu bheil na Gaidheil a dh' fhag an dachaidhean fada as an deigh, cho cuimhneachail air teangaidh 's air creideamh an sinnsear. Dh' fhaoidte moran tuile a' radh mu 'n Ghaidhlig ann an Canada—mu na comunnan Gaidhlig a tha air chois anns na bailtean mora, mu na buidheanan a tha 'g ionnsachadh na Gaidhlig ann an sgoiltean oidhche, —'s mar sin air adhairt, ach tha moran fhathast ri innseadh mu chor na duthcha, 'tha ni's mo air d'aire aig a cheart am so, agus is mithich dhomh bruidhinn riut orra sin.

Na'm biodh do bheachd air a dheanamh suas imrich do Chanada, b'e cheud ni a dheanadh tu eòlas fhaotanin air cosdas an turuis. Sheòladh tu bho Ghlaschu, no bho Liverpool, agus cha bhiodh e duilich dhuit gach fios a bhiodh a dhith ort fhaotainn gu luath, soilleir, bho fhear-ionad Chanada aig Glaschu. Seall, airson ainm, aig crich ann leabhrain so. 'S fearr duit an dioladh-faraidh a phaigheadh, uile-gu-leir, bho thioseach an turuis gu 'chrich; 's dualach gu'm bi e beagan ni 's saora mar sin, na bhitheadh e 'n am paigheadh thu e, a dha na thri roinnean, mar gu'm b'ann bho Steòrnabhagh gu Regina, na gu Edmonton, an aite a' bhi g'a phaigheadh bho Steòrnabhagh gu Glaschu, 's bho Ghlaschu gu Winnepeg, 's bho Winnepeg gu crich na slighe. Ach air a phuinnc so, mar a thubhairt mi cuiridh fear-ionad Chanada aig Glaschu ceart thu.

'Se 'n dara ni a bu choir dhuit a dheanadh sealltainn thairis air d' aodach ,'s a chur air doigh. Cha ruig sin a

leas mòr dhragh a chur ort, na mòr chosdais na 's mo. Is leòir aona dheise mhath, agus deise laidir, fhulangach airson oibre an latha. 'N uair a ruigeas tu Canada cha bhi thu ach uine ghoirid gus an ionnsaich thu an seòrsa aodach a fhreagaireas an aite 's am bi thu suidhichte agus an obair ris am bi thu; agus 's e 'n caraid a's fearr a's urrainn a bhi agad, 'n uair a bhios tu a' togail a mach air do shon fein, bonn no dha a dh' airgid 'n a d' phòca. Bi curamach, toigheach air do chuid airgiod air an t-soitheach seòlaidh, 's air an rathad-iarrunn: Tha an t-astar fad, ach 's mòr agus is feumail an ni airgiod a bhi 's an sporran aig a chrich, oir is ann aig crich an turuis a tha cothram mòr do bheatha a' feitheamh ort. Bi deas gu a ghlacadh air laimh.

Air an t-slighe, cum do shuilean fosgailte. Chi thu iomadh ni a dh' fhaodas 'bhi feumail duit 'n uair a bhitheas cuisean a soirbheachadh leat an deigh so. Bithidh thu 'dol troimh dhuthaich ùr agus annasach duitse. Chi thu na bailtean mora. Gabh aire diubh. Faodaidh e 'bhith gu'm bi thu a reic 's a ceannach mhaoin annta ann am beagan bhliadhnachan. Beachdaich gu h-araidh air baile Winnepeg. Thig mòran de na nithean a bhitheas tu ag itheadh 's de'n aodach a bhitheas tu ag caitheamh as a bhaile sin. Bhiodh e iomchuidh, ma dh'fhaoidte la a chur seachad ann an Winnepeg. Gheibh fear-turuis eòlas air iomadh ni mu 'n duthaich bho sheirbhisich na h-uachdaranachd a'n sin, a bhitheas chum fheum.

Aig a bhaile mhòr so tha thu air stairsnich aird-'an-iar Chanada. Tha saoghal ùr a' fosgladh a nach fo d' shealladh. Tha thu gu math a'stigh ann am Mòr-Roinn Mhanitoba. Chunnaic sinn cheana gu'm bheil deich thar fhichead million acair 's an duthaich so. Tha mu thuaiream is an seàmh cuid de 'n fhearann so air aiteachadh, a' fagail pailteas mhòr dhoibhsan a thig an deigh so. Da bhliadhna roimhe so thogadh 4,759,646 bushail bhuntata, agus 3,481,651 bushail de bhiotailt-talmhuinn eile—neipean, biotais, currain, càl, uinnein, agus caochladh mheasan garaidh de 'n t-seòrsa sin, ann am Manitoba. Air a bhliadhna cheudna reic tuathanaich a

Mhor Roinn so da fhichead mile eun-francach; barrachd is tri fichead geàdh; faisg air coig ceud mile de dh' iseanan chearc, agus chaidh 3,944,101 dolair a 'chur a mach air taighean airson thuathanach, agus tha taighean, a nis, aig tuathanaich Mhanitoba, cho rùmail, briagha, goireasach, 's a tha aig na tuathanaich mòra ann an Alba.

Tha Manitoba air a dheagh uisgeachadh. Tha aimhnichean mòra agus sruthan de gach meudachd a' ruith troimh'n fhearann, ag ùrachadh an fhuinn. Tha lochan farsuing, domhain, ann, anns a bheil aireamh do-luaidh a dh' iasgaibh, math r' an itheadh, agus math 'n-am prìs, 'n uair a tha iad air an reic 's na bailtean. Tha iad furasda ri 'n glacadh agus faodaidh na tuathanaich a tha ri toabh nan aimhnichean, s nan lochan, gu leòir a dh' iasg a 'bhi aca fad na bhiadhna mu 'n cuairt gun pheighinn chosdais ach an saothair fein. 'S iad ainmean nan lochan is ro mho:—Loch Winnepeg, a tha mu thri cheud mile air fhad, agus ann an cuid a' dh' àitean leth cheud mile air leud; Loch Manitoba, agus Loch Winnepegosis. Tha aimhnichean mòra a' sruthadh do na lochan sin troimh shrathan fhada, fharsuing, thorrach; agus far am bi uisge, mas loch na amhainn, bithidh coille, 'us fiodh airson togalaichean, na airson teine. Tha craobhan de dh' iomadh seòrsa a' fas ri taobh uisgeachan Mhanitoba, agus cha 'n 'eil e doirbh fiodh fhaotainn airson nan coachladh aobhairean ris a bheil e air a chur le sluagh na duthcha.

Tha da amhainn sonràichte ann,—an Amhainn Ruadh agus an Assiniboine. Tha iad a' comhlachadh aig Winnepeg agus a' dol air an aghairt 'n an aon shruth gu Locha Winnepeg. Tha iad le cheile iomraiteach 's an duthaich-an-iar. Tha 'm fearann troimh 'm bheil iad a' dol air leth math airson bàrr, agus an diugh tha bailtean agus mòran sluaigh air am bruachan. Tha, mar an ceudna, an amhainn Souris aig taobh an iar-dheas de 'n Mhor-Roinn. Tha moran de dheagh thalamh aiteachaidh fad mhiltean air gach taobh dhi. Tha iomadh allt agus amhainn bheag a' traogadh do na h'aimhnichean mòra sin.

Ma thuaiream ochd fichead mile an iar bho Winnepeg tha duthaich ro bhriaghe ag cuartachadh " Shoal Lake" agus lochan eile a tha anns an aite sin. Tha uisge nan lochan sin soilleir mar ghlainne, le traighean de ghainmhich agus doireachan tiugh choille air na bruachan. Tha 'n aite so gle fhreagaireach airson fheudail, a chionn gu bheil an t-uisge cho fionnar 's an fheur cho beathanta. Tha 'n fhearann ann an so air a thogail gu luath le luchd-aiteachaidh, ach tha mòran deth fathast fosgailte.

Tha 'n aimsir ann am Manitoba gle fhallain. Tha 'n fhuachd ri am a gheamhraidh, dian gu leòir. Tha 'n reothadh cruaidh gun teagamh, ach tha iadsan a tha 'comhnuidh air an fhearann a dh' aona-sgeul ag radh gu bheil an athar cho tiorram, 's cho ciùin, 's nach eil neach a faireachdainn an fhuachd gle mhòr. Air là stoirmeil tha comhdach blath, freagarrach, air a chaitheamh, agus leis a sin cha 'n 'eil an fhuachd a' cur dragh sam bith orra. Tha 'n sgeul ceudna agam fein ri innseadh. Re na h-uine 's an robh mi ann am Manitoba, agus bha mi ann ri aimsir cho fuaire 's a fhairicheadh a'n sin bho aon cheann a' gheamhraidh gus a cheann eile, cha deachaidh eis na mi-ghoireas gus a chuid a's lugh, a chur orm le fuachd, no le gaillionn. Thagail mi air mòran Ghaidheil a shuidhich 's an aite, cuid diubh, corr a's fichead bliadhna roimhe sin. Am measg dusain no dha theaghlach cha robh a h-aoin a bha gearan an cor, ach bha iad uile toilichte le 'n staid. Cha robh a h-aoin a dh' atharraicheadh a shuidheachadh, a rachadh gu aite eile, a reiceadh fhearainn mur faigheadh e a làn phrìs. Bha cuid ann aig an robh tairgsean airson am fearainn—bho fhichead gu coig-thar-fhichead dolair an acair—'s cha robh iad a' gabhail na tairgse. Cuimhnich gu'n d' fhuair iad sin an fhearainn a' nasgaidh, agus gu'n robh iad a 'deanadh airgid airson iomadh bliadhna. Coig puinndshasanach an acair,—'s e sin ochd ceud puinnd shasanach airson ochd fichead acair, meud an tuathanais chumanta. Bha e laghach da rireadh a bhi dol a staigh do na taighean a dh' fhaicinn nan teaghlach. Ann an sid bha feadhainn oga cho smearail, beothail, 's a chitheadh tu ann an aite sam bith fo 'n ghrein, gun

bhruaillein a' cur dragh air an inntinn 's gun smuain gu robh duthaich idir ann cho tiaral, gasda ris an duthaich 's an d'rugadh iad,—eadhon Manitoba. Rugadh an athraichean 's am mathraichan ann an eileanan na Gaidhealtachd, ach thainig iad gu Canada, thog iad fearann, shoirbhich leò, agus tha an sliochd a fàs suas an duil nach eil aite 's an t-saoghail an coimeas ri Canada. Bha 'n fheadhainn bheag sin a cluith 's a mire cho aigh-earach 's ged bu mheadhon an t-Samhraidh a bhiodh ann an aite meadhon a Gheamhraidh; bha 'n ainnsir ag cordadh gu gasda riutha, cha robh gearan air fuachd 'n am bial. Bha na beathaichean gu goireasach cuid-eachd. Bha eich cruadalach aig na tuathanaich, agus bha 'n crodh, na caoraich, na mucan, 's gach beò-bheathaich air uisgeachadh 's air a bhiadhadh gun doirbheadas sam bith, agus an deidh sin bha uine aig na daonie air obair sam bith a bha deiseal a dheanamh. Cha robh aodach cosdail feumail idir. Aodach blath, laidir, de chlòdh 'cas-bheairt ghoireasach, agus curachd olla, le lamhainnean blath—sin an uidheam chumanta 'san tir so, ri am a gheamhraidh, 's tha daoine 'us mnathan cho slàn, fallain, ann 's a gheibhear a 'n aite sam bith. Na biodh eagal air neach sàm bith as an aimsir, oir tha e fallain, agus tha e taitneach gu leòir do neach a tha toil-inntinneach agus suilbheir 'n a naduir; do 'n neach leis an caomh a bhi gearan—cha robh e riamh toilichte, 's cha bhi, a'n aite sam bith.

Fagaidh sinn Manitoba, a nis, car tamul, agus theid sinn air ar n-aghairt do Shaskatchewan, an dara Mor-Roinn de 'n mhachrach.

Roinnidh sinn an duthaich so ann an ceithir earrann-an:—an ear-a-dheas, an iar-dheas, an earrann mheadh-onach, 's an earrann tuath. Tha an talamh a tha 'criochnachadh ri Manitoba de'n aon seòrsa ri talamh Mhanitoba,—tha, mar an ceudna, an aimsir, na siantan, mar 'tha iad ann am Manitoba. Tha 'n ear-a-dheas, airson fad sheà fichead mile gle mhath airson cruith-neachd, agus eòrna, agus coirce. Tha 'n talamh furasd' a' phronnadh agus oibreachadh ged tha e trom, reamhar agus gle shealbhach. Fasaidh barr comharraichte math

air—cruithneachd, agus gràn cumanta sam bith; agus gach seòrsa lus. Tha 'n Geamhradh furasd' a' chur seachad; tha sneachd gu leòir a' tuiteam airson an talamh a chomhdachadh gu leir, 'san siol a' dhion o 'n reòthadh. Mar sin tha'n cruithneachd a tighinn gu làn abachadh 's an fhoghair agus cha 'n 'eil cruithneachd ri fhaotainn a 'n aite sam bith cho math ris. Cha 'n 'eil teagamh nach bi an duthaich so, ann an uine ghearr, aon de na duthchana a 's beartaiche, 's a's mò dhaoine



THA GACH SEÒRSA GHOIREAS ACA THUN NA H-OIBRE A LUGHDACHADH.

ann an America. Agus faodar na h-aobhairean so a' thoirt airson a bheachd sin; 'S a' cheud aite.;—tha 'n talamh gu sonraichte saoibhir ann an lòn agus mathachadh airson planntais a chruithneachd; Tha 'n aimsir freagaireach gu a bhi, toirt a chruithneachd gu abachadh aithghearr; air do 'n aite a' bhi tuathach tha ni's mo de theas na greine air an fhearann na th'air an fhearann air an taobh a deas dheth, 's na Staidean; cha 'n 'eil call air, a thaobh "meirg," aon de ghalairean a tha a' milleadh

mhòran ghràn; cha 'n 'eil call a thaobh cnuimh no biastagan sgriosail. Mar sin tha cothram air leth aig a chruithneachd air fàs gu ìre ro-mhath agus na prìsean is airde 's an fheill fhaotainn.

Tha na samhraidhean air leth fabharach, airson tuathanais; cha 'n 'eil gaoithean ard no stoirmean mòra a' deanamh dochann air duine, no air ainmhidh no air a 'bharr. Tha gach ni freagarrach deasail do'n fhear-oibrich, agus tha tighinn-a-steach reusanta an cois a shaothair.

Mar a' theid neach air aghairt chum an iar tha e 'fagail na doireachan uaine 'n a dheigh agus ag imeachd air a mhachar reidh, mhor, a tha mar gu 'm b'e gun chrich; ach ged nach 'eil na h-uiread de choille 's an fhearann so, cha 'n 'eil e idir falamh d' e. Tha craobhan a fas gu tiugh ri taobh nan aimhnichean, nan lochan, agus ann am fasgadh nan cnoc beaga; agus ri taobh nan uisgeachan sin, 's aig bun nan craobh tha ionaltradh math do bheathaichean feudail. Tha so gu sonraichte fior mu 'n fhearann troimh 'm b heil na h-aimhnichean, Saskatchewan, Qu'Appelle, Assiniboine, Souris, Pipestone, agus mòran aimhnichean eile, a'ruith, agus anns na h-aitean sin tha mòr shoirbheachadh le feudail cho math ri le barr uaine, 's le cruithneachd.

Bheir mi a' nis iomradh goirid air cuid de na cearnaidhean a th' anns a Mhor-Roinn so. Tha, air tùs, na cearnaidhean mòra, no duthchana, ris an abrair Moosomin agus Qu'Appelle, 'n an laidhe aig ear-a-dheas Saskatchewan, anns an roinn fhearainn fhada, bheart-each, sin a tha cho ainmeil airson deagh chruithneachd. Tha na raointean a cheart cho tarbhach ris an fheadhain a's fhearr ann am Manitoba. Tha an talamh trom, reamhar, air a cuibhrigeadh le mu ochd oirleach deug de dh' ùir dhubh, fhosgailte, furasda 'threabhadh agus an deigh ruaradh no dha leis a chrann, reidh, mìn, agus deas airson sil. Tha na cearnaidhean eile air taobh an ear de 'n Mhor Roinn air an doigh cheudna. Tha roghadh 'us taghadh an deagh fhearann ri fhaotainn. Mar is fhaide theid neach mu thuath air na h-aitean so tha 'n

fhearann a fàs ni 's briste; tha tulaich bheaga le coille orra, ri 'm faicinn, a bheireadh deagh fhasgadh do spreidh, a' gheibheadh beathachadh taghta aig bun nam bruach.

Tha rathad iarrunn a sineadh a mach bho dheas gu tuath fhad 's a tha an ceann so de'n duthaich air aiteachadh. Tha tri "railways" ann an so. Tha aon diubh a ruith bho 'n ear gus an iar aig ceann-a-deas na duthcha—an rathad mor iarrunn a tha dol bho Mhontreal gu Vancouver,—an C.P.R. Tha aon eile bho Regina gu Prince Albert—deas gu tuath—troimh mheadhon na tìre. Tha an trieamh rathad a dol bho 'n ear-a-dheas gus an iar thuath gus an ruig e Edmonton a tha, fada gu tuath ann am Mòr Roinn Alberta. Tha rathadan iarrunn eile ann an Saskatchewan a tha co-cheangal na tri sin ri cheile agus a toirt mor ghoireas-turuis do 'n luchd aiteachaidh. Ri taobh na rathadan sin tha bailtean ag eiridh suas gu luath far am bheil cothram gach goireas a dh'fheumas duine no teaghlach fhaotainn agus air an lamh eile teachd-an-tir a' reic aig na prìsean a tha dol air feadh na duthcha. Tha mòran sluaigh air dol a stigh do na h-aitean so cheana, agus tha iad a cur airgid ma seach gu gasda.

Tha mòran ghuail ri fhaotainn 'san talamh, 's an taobh-a-deas do Shaskatchewan, gu h-araidh ri cùrsa na h-aimhne Souris. Tha, mar an ceudna, pailteas fiodh, cha 'n e 'mhain airson teine, ach airson gach feum eile, ri fhaotainn ri taobh na h-aimhichean eile agus anns na glacan iosal air taobh an ear na roinne moire so.

Bu choir a radh, cuideachd, gu bheil cunnta's air a chumail, gu daonnan, de 'n bhàrr chruithneachd anns a' chearnaidh so.—an ear-a-dheas—agus is e so a fhuaireadair: Chaidh aon seòrsa deug de shìl fhreagaireach a chur air a choigeamh la deug de dh' April, agus ann an naoi-seachdan deug na dheigh sin bhuanadh am barr. Chaidh ceithir mile, tri,cheud 's a ceithir deug punnd de dh' fhodar, agus da fhichead 's a tri bushail agus da phunnd de ghràn a thoirt deth'n acair. Tha dearbhadh ann an sin air deagh nadur na talmhainn 's an aite so.

A' tighinn a' nis gu cearnaidhean na h-iar-dheis de Shaskatchewan—tha iad air an roinn ann an da bhloidh de 'n aon thomhas leis an amhainn Saskatchewan-gu-deas. (Tha da mheur mhor de 'n amhainn so—aon gu tuath, 's aon gu deas.) Tha 'n fhearann air a dheagh uisgeachadh leis an amhainn so agus aimhnichean eile; agus tha cuid mhath de fhiodh ri fhaotainn ann. Tha 'n amhainn domhain gu leòir airson shoithichean smuid, agus leòtha sin, agus na rathadan iarrann, tha e furasda do ni agus neach a bhi gluasad bho cheann gu ceann de 'n duthaich. Tha 'n fhearann air an aon doigh, ach beag, ri fearann an ear-a-dheas—gle mhath airson bàrr, goireasach do bhailtean, agus a' lionadh suas le sluagh; ach le mòr fharsuingeachd na duthcha tha miltean d'a mhuillionean a' dh' acairean a' feitheamh air daoine sam bith aig a bheil deigh air am faotainn. Ach a thuilleadh air a so tha mòran fhearann anns a chearnaidh so a tha air a thoir suas gu togail spreidh—fearann ris an cainear 'sa bheurla, "ranchland." Tha treudan mhòra air na ranshaichean sin agus tha mòran airgid air a dheanadh 's a ghnothaich so. Tha farsuing-eachd thar cuimse 's an fhearann ionaltraidh, biadh air leth math airson spreidh, agus cha 'n 'eil costais an fheud-ail mòr. Mar sin chithear gu bheil buannachd mhath aig an luchd-seilbh. Cuid a dh' uairean, 's cha tearc e, gheibhear eadar da fhichead agus lethcheud dolair airson aona dhaimh maith, a chosd neo-ni do 'n treudaiche ach toigh 'us buaichilleachd o'n rugadh e.

Tha na geamhraidhean ann an so measarra, cuim-seach, gun bhi ro-fhuar, agus tha 'n spreidh—crodh 'us caoirich a mach air an fhearann fad na bliadhna. Tha 'm feur tuille 's gu leoir air an son, agus fo fhasgadh nan tom, agus anns na lagan isoal tiorram tha iad seasgair, sabhailt re a Gheamhraidh. Thall 's a bhos, eadhon 's an fhearann ionaltraidh so, tha an tuathanach a' tighinn a stigh agus a' toirt air an talamh cruithneachd agus gràn eile fhàs, agus tha e g'a phaigheadh sin a dheanamh; oir is e aite ainneamh air na machraichean nach geill bàrr math cruithneachd; ach 's e gnothaich mòr na cearnaidh so spreidh àrach agus tha i g'a dheanamh

da rireadh. 'Se baile Maple Creek aite gnothaich is deiseil do 'n chuid a's mò de 'n duthaich ranshachail so, agus tha mòran de na h-eich, na spreidh, 's na caoirich is fearr ann an Canada air an cur air an "railway" aig a bhaile so airson nam feillltean mòra ann an America agus am Breatainn.

Tha mòran ghuail anns a chearnaidh so agus tha coille air na cnuic, air chor 's gu bheil pailteas goireas



La foghraidh ann an Canada.

teine aig an luchd-aiteachaidh. Tha an aimsir tioth, taitneach, do dhuine a's ainmhidh. Tha na gaoithean ciùin, seire a' sguabadh thairis air an duthaich o 'n mhuir mhòr—an cuan an iar—agus cha 'n 'eil sneachd no reothadh a sheasas rompa. Air an aobhair sin agus do bhrigh 's gum bheil feur iomadaidh pailt, tha comas neo-chumanta aig spreidh air a bhi am mach air achadh g'am biadhadh fhein re na bliadhna. Aige-san aig a bheil

eòlas air eich, crodh 'us caoraich, tha aite 'feitheamh anns an roinn so de'n duthaich anns an dean e fortan.

Eadar an da mheur de 'n amhainn Saskatchewan tha a chearnaidh ris an abrar gu cumanta Saskatchewan Meadhonach. 'Se fearann aluinn a th' ann—fearann a tha air a shuidheachadh gu ro fhreagarrach airson cothram turuis gu baile, gu "railway" agus gu feill, nithean ro fheumail do'n tuathanach aig a bheil crodh 'us teachd-an-tir ri reic. Tha machraichean bhriagha a'n so de dheagh thalamh freagaireach airson gach seòrsa bhàrr; agus leis gu bheil an talamh air uisgeachadh gu math agus deagh fheur pailt tha an t-aite air fad freagarrach airson spreidh mar an ceudna. Cha b' urrainn do neach 'bhi cearr le fearann mar so. Tha mi smaoineachadh nach eil aite ann an Canada a dh' ionnsuidh an d' rachainn ni bu toilichte agus ni bu dòchasaich. Oir tha na h-uile cothram aig neach a tha sughail, tapaidh, le ceann tuigseach air a ghuailibh, a chor a leasachadh gu mòr, agus a bhi comhfhurtail, neò-eiseamaileach ri 'bheò.

Tha nithean soirbh do 'n tuathanach ann an so. Cha ruig e 'leas an fhearann a' cheannach, oir tha an Stàid a' toirt ochd fichead acair dha saor, an nasgaidh,—tuathanas bhriagh gun teagamh. Dheanadh an trieamh cuid d'i an gnothaich gu bhi 'g arach teaghlach ann an deagh dhòigh. Tha an talamh reamhar gun fheum air mathachadh sam bith ach a shuth fhein. Tha feur, agus luibhean a fas gu nadarra gu ire iongantach a' toirt biadh do na h-eich 's do'n fheudail. Cha 'n 'eil reiteachadh ri dheanadh air an fhearann, oir cha'n'eil craobhan ri 'n gearradh sios, stuic no clachan ri 'n togail as a ghrunnd, no dad eile a' dheanamh ach an crann a chur 's an fhonn 's an glasaich reidh a thionndadh mar gu 'm biodh neach a treabhadh le eich mòra air machraichean na Galltachd.

Tha earrann tuath Shaskatchewan gle fharsuing, a' gabhail a' stigh mu thri fichead 's a deich million acair a tha 'dol a' mach gu ruig criochan tir mhoir MhicCoinnich. Tha mòran talaimh maith aiteachaidh ann, ach a chionn gu bheil e fad as bho rathadan iarrunn,

agus a chionn gu bheil mòran talaimh gun aiteachadh ni 's fhaisg air na rathadan iarrunn, cha deachaidh an earrann ùr so fhosgladh fathast do luchd-aiteachaidh. Ach faodar so a'radh ma dheighinn: nach teid iomadh bliadhna seachad gus am bi daoine a' togail fearann ann an so mar a 'tha iad anns na cearnaidhean air an d' rinneadh iomradh cheana, agus gu 'm faigh na daoine sin dachaidhean briagha, agus duthaich fallain, thoirbheartach, bheartach a feitheamh air saothair an laimh.

Is mithich, a' nis, a bhi tighinn gus an trieamh Mòr-Roinn de mhachraichean Chanada 's i sin Alberta.

Tha Mòr-Roinn Alberta ag criochnachadh air a taobh-an-ear ri Saskatchewan, agus air a taobh an iar ri " British Columbia." Tha i, mar sin 'n a laidhe eadar na beanntan arda tha 'g eiridh bho'n chuan an iar, mar bhalla dhion do 'n duthaich uile, agus comhnardan reidh na machrach.

Tha mu cheithir ceud mile de leud agus naoi ceud mile air fhad bho dheas gu tuath, le corr is ochd fichead million acair fearainn. Tha sin mu dha uiread ri Breatainn agus Eirionn, agus gu math ni 's mò na Ghearmailt no 'n Fhraing. Tha gu leòir a' dh' fhearann ann airson leth-cheud million daoine. Tha tri earrannan mòra air an comharrachadh a' mach de 'n Mhòr Roinn so. An earrann deas, a tha 'n a dhuthaich fosgailte, reidh gun mòran choille, ag eiridh 's a tuiteam gu cnocanach ann an aitean, ach gun a' bhi garbh, sliabhach. Aig bun nan " Rocky Mountains" a dh' ionnsuidh a' bheil i a tighinn tha aimhnichean agus uillt gun aireamh, agus air feadh nam bealach tha coille gu leòir airson feum luchd-aiteachaidh, agus airson cuisean marsantachd. Anns an earrainn deas so tha iomadh pios mòr de fhearann comhnard anabarrach freagarrach airson tuathanachais agus tha mòr ghoireas rathadan iarrunn innte.

Tha 'n talamh trom, beartach torach. Ann an cuid a' dh' aitean arda tha gainmheach agus garbhlach air mullach nan druim fearann, ach anns na glaicean eadar nan druim sin tha fonn domhain, beartach a thilgeas barr gun choimeas 's an tir.

Tha 'n aimsir ann an so ro-chuatach gu dearbh. Cha 'n 'eil mòran aitean ann an America cho tlachdmhor ris an aite so a thaobh aimsir. Cha 'n 'eil mòran sneachd idir re a Gheamhraidh; cha 'n 'eil mor theanndachd reòthaidh; cha 'n 'eil stoirm oilteil de ghaoith no de ghaillionn; agus tha blaths' an t-samhraidh tlà, ciùin, agus measarra. Tha deagh ionaltradh ann airson spreidh, agus tha geamhrachadh pailt airson eich agus chruidh



TREUD CHAORACH AIR MACHAIR CHANADA.

'us chaoirich air an achadh, troimh 'n Gheamhradh 's an Earrach. Tha fuachd agus teas ann mar a tha iad anns gach ait' eile de 'n duthaich, ach mar a thubhairt mi, cha 'n 'eil iad thar tomhas measarra.

Tha ceann-a deas Alberta cho fada ri deas 's a tha ceann-a-tuath na Frainge; agus tha ceann-a tuath Alberta, a tha air aiteachadh, air an aon sreath-leud ri

Alba. An uair a lionas e suas le daoine, cha mhòr aite fo 'n ghrein a' bhitheas cho taitneach, aluinn ris an fhearann bhriagh so.

Ged 'tha ceann-a-deas Alberta gun mòr choille, tha air an laimh eile gual gun tomhas gun chrich ann, de dheagh stugh, furasda ri bhuinig, agus, ri cheannach air bheag cosd.

Ann an cuid a' dh' aitean tha uisge gann, agus a chum an fheur a thoirt gu brigh mhath thatar a tarruing uisge tromh 'n fhearann le claisean tana, eu-domhainn, bho na lochan 's na h-aimhnichean a tha faisg' air laimh; ach cha 'n 'eil aobhair sam bith gu 'n suidhicheadh daoine bochd' air na cluaintean tioram sin 'n uair a tha miltean de dh' acair a' dol fàs ann an aitean eile de 'n Mhòr Roinn anns nach 'eil gainne sam bith a' dh' uisge.

Ach ged 'tha so uile fior, tha e, mar an ceudna, cinnteach gu bheil buanachd nach beag an cois a bhi 'g-uisgeachadh an fhuinn thioram air an dòigh so. Oir tha an talamh tioram so air leth torach de chaochladh bhàrr a tha sàr fhreagarrach airson cruidh-bhainne, agus cha 'n 'eil aon aite de Chanada far a bheil buailtean chrodh ni's luachmhoire, na ìm a's caise ni's fearr na tha iad a'n so. 'Sa bharachd air sin uile, tha 'n t-aite ro thioral taitneach mar aite comhnuidh, faisge air bhailtean 'us ghoireas teaghlaich.

Is anns an aite so, agus air ceann-a-deas Shaskatchewan (a tha taobh ri taobh) a tha na ranshaichean mora a tha cho iomraiteach ann am Breatainn 's a tha iad ann an Canada fein. Tha gu cumanta bho mhile acair gu fichead mile acair ann an ransh. Mar is tric tha ransh air a chomhdach le feur garbh, sùghmhor na machrach a bheir fodair a mhaireas a Shamhradh 's a Gheamhradh. Tha e fàs 'na bhadan, tomanach, car cosmhail ri muirean a chladaich no ri dos an fheidh air beanntan na Gaidhealtachd. Tha 'n crodh 's na h-eich a seabhaid gu saor air a mhachair. Tha iad a' fantainn

tha srathan a' sineadh am mach air gach taobh, anns a bheil talamh ro shughmhor, bheartach, freagarrach airson measan, luibhean biadha, gràn agus barr de gach ainm, a dh' fhaodar a' chur 's an earrach. Tha, am measg nithean eile a'dh'fhaoidte ainmeachadh, " Beet-root," air arach ann an so gu ìre air leth math, a' coimeas gu fabharach ris an t-seòrsa cheudna a tha cho ainmeile 's a Ghearmailt de'm bheil iad 's an duthaich sin a' deanamh deagh shùicair. Tha 'n fhreumh so soirbh a thogail. Tha tighinn-a-stigh mòra na los. Tha aona mhuileann mar tha aig aite ris an canar Raymond a tha 'cur a' mach mu thuaiream is coig muillion punnd siucair, bho'n fhreumh so, 's a bhliadhna, a' toirt feill mhaith do na tuathanaich aig a bheil " Beet-root" ri reic.

Tha lusan meanbh—mar churrain, dhearcag, ghrois-eidean; agus ubhlan 'us phlumbais, a deanamh gu math ann an so,—a' tighinn gu abachadh bhrioghor, mhaith.

Tha 'm feur ris an abrar an "Alfalfa"—an aona fhodair a's fearr is urrainnear fhaighinn a'n aite sam bith, a' soirbheachadh air feadh a chuid a's mò de'n Mhor Roinn.

Tha bailtean mora margaidh ag eiridh gu grad aig Calgary, Lethbridge, MacLeod, agus bailtean eile 's an ceann-a-deas a' dh' Alberta.

'S i'n dara earrann, *Alberta Meadhonach.* Tha i toiseachadh mu dha fhichead mile gu tuath air Calgary agus a dol gu tuath mu dha cheud mile air sin, a' gabhail a' stigh na h-aimhnichean mòra,—Red Deer, Battle, Saskatchewan tuathach agus an Sturgeon. Is tir so a tha trom-choillteach, uisgichte le iomadh amhainn agus loch; tir, gu bhi aithghearr, anns an dean gach dalach fear-aiteachaidh gu ro mhath air a shon fein. Tha pailteas fiodh am fagus air 'chum tighean a thogail, agus na raointean a dhion le callaidean. Tha gu leoir a dh' uisge air feadh an earrainn so—deagh thobair, a bruchdadh a mach o na bruachan fad na bliadhna anns a bheil uisge fuar fiorghlan mar gu'm b'ann as a chreig.

Is e baile Edmonton priomh bhaile a' chearn so. Tha e air an aona shreath-leud ri Liverpool ann an Sasunn —gu math ni's fhaide gu deas na ceann-a-deas Alba.

An diugh cha 'n 'eil baile ni's gealltanaiche na e ann an Canada. Tha na rathadan mòra iarrunn a'dol g'a ionnsuidh o Mhontreal, Thoronto 'us Winnepeg, ceart direach gun bhristeadh turuis, agus leis a so, tha marsantachd mhòr a fas suas ann gu luath. Tha sluagh a' sruthadh a' stigh d' a dh' ionnsuidh—luchd cèirde, luchd-dreuchd, agus luchd-aiteachaidh an fhearainn. Tha beartas airgid a fàs air gach laimh, agus mealaidh an fheadhainn a theid a stigh an diugh a chuid a's mo dheth. An fhearann 's na tighean a tha air bheag pris an diugh agus furasda ri'm faotainn, bithidh iad daor am maireach, agus bithidh an leasachadh so uile air taobh an fheadhainn a tha air a ghrunnd an toiseach. Na 'm bithinn 'dol a shuidheachadh ann an Canada cha deanainn mo roghainn gus am faicinn Edmonton agus na cearnaidhean a tha dluth dha.

Tha coltas na duthcha so air chaochladh dreach. Tha cuid d'e comhnard, reidh mar mhachraichean Mhanitoba; cuid gu laganach, cnocanach, air a chomhdach le feur uaine, agus ditheanan àilidh, le doireachan chritheann agus spruis, feumail do 'n duine agus taitneach do 'n t-suil.

Tha beathaichean seilg lionmhor ann an cuid a' dh' aitean, agus gann ann an aitean eile a' reir amanan na bliadhna. Tha mòran thunnag fhiadhaich, de dh' iomadh sheòrsa; chearcan fhiadhaich, agus de mhaighich ri 'm faotainn anns gach aite 'n an aimsir fein. Tha, mar an ceudna, roinn chuimseach de gheòidh, eala, lach, pelican, chorra-ghlas, chearc-thomain ghabharadhair, fheadag, fhiadh mòra, agus ruadha, earb, agus bheathaichean seilg eile, ann am pailteas, cho math ri beathiachean fiadhaich a bheir craiceanan 'us bian luachmhor, mar am madadh-alluidh, am madadh-ruadh, am faol, am broc, am feòcullan, neas, an càt-fiadhaich, an taghan, an dobhran-donn, agus beistean fhiadhaich eile de'n t-seorsa sin.

Tha iasg ro-phailt air na h-aimhnichean mòra agus air na lochan. Tha iasgach math, mar an ceudna, air na sruthan beaga, de bhric tara-gheal, ghead-iasg, 'us

charbhanach. Ann an cuid de na lochan tha deagh iasg-gheal ann am mòr-phailteas, furasda ri 'm faighinn, agus saor ri 'n ceannach.

Tha 'n cearnaidh so ro fhallain mar aite-comhnuidh. Tha 'n uisge math, tha 'n adhair glan, soilleir, agus neartail. Tha 'n fhearann seasgair, fallain, gun bhogaichean no grunnd fhluich bho 'n tig fiabhras-crithe, siadhtaig, no 'n greim-a-loinidh,—no eucalan eile d'am bheil neach buailteach ann an tirean iosal, ceòthanach. Cha 'n 'eil dad de na tinneasan sin ann an so, gu dearbh cha 'n 'eil aite air an t-saoghail anns am bheil slainte dhaoine cho math, agus anns am bheil na h-uiread de dhaoine euslàn air an leighis bho thinneas-caitheimh, agus eucalan mar a ghlacach bhràighe, cnatan, agus greim-a-loinidh. Tha miunntir a' dol a dh' aona mhaitheas do dh' Alberta airson an slainte, mar a tha iad a' dol do Thobar Strafeòdhair a' dh' òl an uisge ghrunnasdail a'n sin airson chaochladh thrioblaidean. Ach iadsan a' tha 'dol gu Alberta, tha iad 'dol a dh' obair anns na bailtean no air na raointean fearainn agus an aite 'bhith a' cur am mach airgid air tigh osd no air doctairean, tha iad ag cosnadh airgid na h-uile latha agus aig a cheart am a buinnig dhachaidhean dhaibh fein mar a tha iad a' fàs slàn agus làidir a' rithist.

Thubhairt mi facal no dha mar tha ma dheighinn Edmonton. Tha barrachd is da mhile dheug sluaigh ann cheana. Tha e suidhichte air bruach a-tuath na h-aimhne Saskatchewan, deagh shuidheachadh, airson goireas na duthcha. Mu choinnidh air bruach a-deas na h-aimhne tha baile Shracona, anns a bheil a nis barrachd is tri mile sluaigh, tha an da bhaile so mar aon bhaile leis an amhainn mhòr ghreadhnach a' sruthadh troimh mheadhon. Anns an am ri teachd—na bliadhnaichean a thig gu grad mar aois duine—'n uair a bhitheas an aite so 'n a bhaile mòr le leth-muillionn sluaigh no 'n còrr, le togalaichean oirdheirc, sraidean greadhnach, 's gach ni a mhiannaicheadh cridhe an duine aig laimh, cha bhi mòran de bhailtean mòra an t-saoghail cho taitneach, no cho beartach ris. Air an amhainn rioghail a bhitheas 'dol troimh bithidh na ceudan de shoithichean smuid,

a' dol agus a tighinn, a' toirt leò marsantachd agus ionmhais na duthcha mar luchd; no ag iomchair dhaoine 'us mhnathan air uchd nan uisgeachan fionnar an lorg fois o dhleasdanais dhian na latha, no ailgheas iomchuidh latha-feill, no faochadh o thrioblaid bhodhaig, no inntinn. Air bruachan arda na h-aimhne bithidh luchairtean nan daoine beartach—daoine ma dh' fhaoidte a tha 'n diugh a' strith leis a bhochdainn ann an eileanan na Gaidhealtachd; oir cuimhnich air a so, bha daoine saoibhir Chanada, uile gu leir, bochd, falamh 'n uair a thoisich iad air an dreuchd no air obair am beatha. Cha robh a h-aoin diubh aig an robh cuid mòr do 'n t-saoghail, bha a chuid bu mho dhiubh cho bochd ris an truaghan a's bochda ann an Leoghas no ann an Uidhist an diugh, gun tuilleadh foghluim no uidheam ach cothram na duthcha agus a ghliocais fein. An duine a th' ann an Edmonton an diugh 's a chumas greim air an fhearann a cheannaich a airson a thaigh-comhnuidh, no a bhùth-oibre, a thogail air, bithidh e beartach ann am beagan uine, oir bithidh an fhearann a fàs ni 's luachmhoire na h-uile la. Fichead bliadhna an deigh so bithidh Edmonton, mar a bha mi ag radh, 'n a bhaile iomraiteach, mòr, làn saoibhreis agus sluaigh, leis gach ailgheas a theid an cois airgiod agus mòralachd a'n caitheimh-beatha. Bithidh eaglaisean, sgoilean, oilthighean, tallaichean, tighean-cluiche airson fearaschuideachd an t-sluaigh; agus ar leam, mar 'eil an fhaistinneachd so gu tur faoin gu'm bi comunn Gaidhlig ann cuideachd far am bi seana chainnt nan Gaidheal air a' labhairt, 's air a, cumail beò am measg chloinn nan Leoghasach 's nan eileineach eile a thig a null thugainn 's na bliadhnachan so air dhaibh am beachd a dheanamh suas gu dol thar chuan. Ciod e th' ann an Glaschu no ann an Dùneideann, no ann an Lunnain dhuit an coimeas ri so? Airson aon ghille Gaidhealach a tha faotiann a cheann thar an an-shocair, 's a tha tighinn gu ire mhòr anns na bailtean mòra sin, far a bheil an cothram ach tearc ri fhaighinn, tha na ceudan diubh ann an Canada. Gu dearbh, is Gaidheil a tha air ceann na gnothaichean a's cudthromaiche 's a's ion-

mholta 's an duthaich air fad—air ceann nan tighean-tasgaidh, nam bùthan marsantachd, nam meineachan airgid agus òir, nan rathadan-iarrunn, agus uachdranachd nam Mor Roinnean fa leth. Tha daoine oga an diugh nam buill de dh' uachdranachd Mhanitoba, Shaskatchewan, Alberta, agus Bhritish Cholumbia a bha o chionn beagan bhliadhnachan gun duil air bith gu'm bitheadh iad cho fortanach. Ach bha iad air an lathrach 'n uair a thainig an cothram, agus ghlac iad an fhortan air laimh. Ma tha duine òga, cruadalach, tapaidh aig am bheil durachd a chrannchur a' leasachadh, cha 'n 'eil aite mu 'n do chuala mi riamh a tha cho coltach ri Alberta air a shon. Airson uine mhath ri tighinn bithidh am fearann ùr gu tuath air a rannsachadh, 's air aiteachadh agus 's ann's na h-aitean ùra a tha 'n cothram is fhearr do 'n duine air bheag airgiod an am suidheachaidh. Is airidh cuid eile de na bailtean air iomradh. Tha Fort Saskatchewan mu choig mile thar fhichead gus an ear air Edmonton, le deagh dhuthaich mu 'n cuairt air, agus fearann da rireadh math beagan gu deas air. Ri taobh an rathad iarrunn eadar Calgary agus Edmonton tha bailtean Didsbury, Olds, Innisfail, Red Deer, Lacombe, Ponoba, Wetaskiwin agus Leduc, a' fàs ann an meud agus ann am beartas gach bliadhna.

Mar a cheann-a-deas, tha a chearn meadhonach air a dheagh uisgeaeachadh le iomadh amhainn agus allt agus loch agus fuaran. Tha na siantan tric gun a bhi, a'n cumantas, ro-thròm, ach gle fhreagarrach airson tuathanachais.

Anns an Earrann tuath de dh'Alberta tha duthaich farsuing moran de a tha fathasd gun a bhi air a' rannsachadh no air a thoirt gu buil. Gun teaganh tha la mòr a feitheamh air agus bithidh e làn sluaigh ann an deagh am an 'Fhreasdail a tha 'g ullachadh aite comhnuidh air feadh an t-saoghail gu leir airson a chinne-daoine. Ach tha tuathanachais a' dol air aghairt ann gu soirbheachail mar tha; tha cruithneachd air a thogail, tha spreidh air an àrach, tha gnothaichean marsantachd

air an cur air an aghairt, agus tha sòlas aig iomadh theaghlach a' tha buanachadh 's a deanamh gu laghach, 's an airde tuath.

Air an lath a roimhe dh' aontaich Ard-Sheanaidh Chanada gu 'm biodh luchd-rannsachaidh air an cur am mach air feadh nan ionadan iomalach mu thuath air Alberta, Saskatchewan, Manitoba agus tir-mhòr Mhiconnich, a, dh' fhiosrachadh an duthaich. Tha na h-uile duil gu'm faigh iad mòran chearnaidh-ean freagaireach airson luchd-aiteachaidh fearainn; mòran do-labhairt de chreig mèineach, luachmhor; mòran eisg anns na h-uisgeachan glan, fionnar a tha comhdach ceudan de mhiltean de 'n talamh tuathach sin. Tha so uile luachmhor do 'n duine òg a tha smuaineachadh gu 'n d' tig e do Chanada, oir tha 'm beartas co-cheangalta ris na h-aitean sin a feitheamh air an fheadhainn a thig g'an iarraidh. Agus, ann an so, innsidh mi dhuibh an ni so. Tha, na h-uile bliadhna, na ceudan de dhaoine òga Ontario, agus na seann dhuth-chanan de Chanada a' dol a' dh' ionnsuidh na machraich-ean sin air a bheil mi 'giomradh. Tha iad làn-thoil-ichte; cha rachadh iad air an ais gu na seann dhachaidh-ean. Na'm beachd-san cha 'n 'eil aite cosmhuil ris an iar-thuath de Chanada. Tha iad a soirbheachadh gu doigheil, 's cha 'n 'eil diog ghearan 'n an cinn. Tha òg 'us sean o na Stàidean Aonaichte, 's o rioghachdan na Roinn Eorpa, a' tighinn 'n am miltean na h-uile bliadhna. Tha iad làn riaraichte leis an duthaich ùr. Ciod tuille a tha dhith air duine sam bith a tha ag iarraidh cothram air a chrannchur a dheanamh ni's fearr na tha i cheana. Agus c' arson nach biodh an cothrom so air a thairgse do 'n Ghaidheal? Am bheil sliochd nan Gaidheal gu bhi gu siorruidh air an cumail am mach o choirichean dligheach gach Breatuinneach a' rugadh saor? Leugh mi an latha roimhe ann am paipeir Miosail An "Deo-Greine"—paipear a tha air a chur a' mach le ughdarras a Chomuinn Ghaidhealaich—briathran a labhair an Maidsear Matsanach, Tighearna Leòghais mu chor an t-sluaigh 's an eileann sin. Thubhairt e nach robh doigh air tighean cheart a thogail mur cuidicheadh an Stàid

na croitearan gu sin a' dheanadh. Thubhairt e, mar an ceudna, nach robh coltas gu 'n deanadh an Stàid sin aig an am so. Nis, c' ait a bheil caraid nan Gaidheal, no caraid an duine, a bhacadh daoine oga, coltach, nan eilean sin o tir bheartach, sheasgair, mhaith, a' rannsachadh am mach, agus cuid de 'n t-saoghail a chosnadh dhaibh fein far a's fhearr a dh' fhaodas iad. Mo charaid! eisd ri so; tha coir 'cheart cho math aig mo luchd-duthcha ann an eileanan na h-Alba, 's a tha aig muinntir sam bith eile fo 'n ghrein, air na beannachdan, 's air na cothroman-leasachaidh a tha air an toirt seachad, an nasgaidh, ann an Canada; dean na's urrainn duit air an son, chum an treorachadh gu am maith fein. Faodaidh tu a bhi cinnteach nach ann gu aite fiadhaich, am measg dhaoine an-iochdmhor neò-thruacanta, a tha thu g'an cur. Tha, gun teagamh daoine borba gu leòir, 's gu leòir diubh air feadh Chanada; daoine cho saoghalta, feineil, easonorach, cho carach, dubailte ann an gnothaich, 's a gheibheadh tu ann an Glaschu, no ann an Lunnain, oir tha daoine a' dh' iomadh sluaigh agus rioghachd, sgapta feadh Chanada, agus 'n am measg feumaidh gu bheil feadhainn gun airidheachd, mar ann an aitean eile; ach tha so ri radh, 's ri radh a rithist 's a rithist,—an duine a tha ciùin, socrach, glic 'n a ghluasad, ceart 'n a chridhe, siobhailt 'n a chleachdadh, agus onorach 'na ghnothaich laitheil,—gheibh e aoidheachd, caoimhneas, agus deagh fhuran bho shluagh Chanada. Agus, ma tha an Gaidheal tùrail, toigheach air a chuid, cha ruig e 'leas eagail a bhi air gu 'm bi e air a spuileadh de 'chuid no air a' reubadh le luchd-foirneirt.

Tha machair mhòr Chanada mile de mhiltean air a fad agus ceudan de mhiltean air a leud. Is aluinn an tir i so; taitneach do'nt-suil, coimhneal do dhuine 's do dh'ainmhidh. Tha'm fonn torrach, na coilltean làn do dh'fhiodh airson feum an duine; na meineachan guail lionmhor agus a' cur thairis le meud an lanachd a chum, beatha 'us blaths a'thoirt do na tighean comhnuidh; tha mòran uisgeachan fuar, fionnar air am faotainn 's gach cearn'; tha aimhnichean ann air a bheil na bataichean smuid a' dol la an deigh la a giùlan goireas

de gach seorsa o' bhailtean na Roin-Eorpa agus a' toirt air an ais cruithneachd 'us cinneas eile na duthcha; tha sruthan beaga a claiseadh 's a taiseachadh an fhearann co lionmhor 's a tha na sreathan ann am breacan Gaidhealach; tha lochan beaga air aghaidh na tire mar reultan air aghaidh na h-iarmailt air oidhche ghlan, reòta, Gheamhraidh, os cionn Eilean Leoghais; tha cnuic us beanntan a' briseadh fàire air cuairt iomallach na machrach mar dhidean o ghaoith 's o ghaillionn. Tha 'n athar fior-ghlan, tioram, neartail agus fallain, re na bliadhna air fad; tha'n aimsir seascair, slainteil, a' toirt gealltanais air slainte bodhaig agus mòran laithean do'n neach a gnathaicheas curam 'na chaitheamh beatha 's na ghiùlan a'n ceann a dhleasdanais.

Tha e iomchuidh leudachadh air mar a tha na machraichean ag giùlan chruithneachd-gu h-araidh bho shiol-geamhraidh.

Anns a bhliadhna 1903 thug 3,440 acair ann an Alberta 82.418 buiseil; ann an 1904 bha 8,296 acair fo bhàrr a thug 152.125 buiseil; ann an 1905 dh'fhas an fhearainn chruithneachd gu 32,174 acair le bàrr aig 689,019 buiseil.

Tha'n siol-geamhraidh air a chur ann an August, tha e 'fàs bho shè gu ochd oirleach mu'n tig a Gheamhraidh, agus mairidh e troimh'n Gheamhraidh gun chall bho fhuachd no bho reòthadh. Tha seòrsa cruithneachd ann ris an goirear "Alberta Red" a tha gu sonraichte freagarrach airson na duthcha so, agus tha mòr shoirbheachadh leis. Chunnaic sinn mar a bha aireamh nan acair a' dol ann an liònmhorachd bho 1903 gu 1905, agus tha an aireamh am meudachadh gu ro mhor ann an 1906, 1907—am bliadhna, 's an uiridh, agus mar a thig sluagh a' stigh bithidh meud air leth mòr air a thogail agus air a chuir a'dh'ionnsuidh Breatuinn. Bheir mi aon eisemplear duibh: Ann an ionad a' dh' Alberta, far a bheil baile cuimseach mòr an 'diugh, cha robh, ceithir bliadhna roimhe so aon tigh-comhnuidh ann, no aon acair de'n talamh air a thionndadh. Thainig dithis no triùir a' thuathanaich, an rathad, a' rannsachadh, a dh' fheuchainn c'aite an suidhicheadh iad. Cha robh mòr-choltas air an

aite shonraichte mu'm bheil mi 'g iomradh, gu robh e freag-arrach airson·chruithneachd. Ach thug iad feuchainn. Threabh iad da fhichead acair 's a coig, 's chur iad sios siol-geamhraidh. 'Nuair a thainig am Foghar, bha 'm barr cho math, 's na h-urraid deth, 's gu'n d'rinn na tuathanaich cheudna mile acair ullachadh anns an do chur iad siol-geamhraidh. Bha'm bàrr ro-bhriagh, agus thug iad a stigh 8,000 acair air an trieamh bliadhna. Bha 'm bàrr ro-tharbhach, agus leis an airgiod a bhuan-aich iad mar so, threabh iad 25,000 acair air a cheath-ramh bliadhna—'s e sin, an uiridh, agus chaidh siol-geamhraidh a chur 's an fhearann so ann an August mu dheireadh. Is ann mar sin a tha 'n duthaich iongan-tach so a tighinn fo aiteachaidh gu grad. An ni a rinn am badan beag de thuathanaich an co-bhonn ri cheile ann an aon aite mar a dh' innis mi dhuibh, tha feadhainn eile a' deanamh ann an aitean eile air feadh na Mòr Roinnean.

Tha cuid de theaghlaichean anns a bheil aireamh mhac, comasach air mòran fhearainn a thogail 'nam measg fein agus fas suas ann am beartas ann an uine ghoirid, agus ma tha beagan airgiod aca gu toiseachadh is iongantach cho luath 's a gheibh iad air an casan an deigh am fortan.

Ann an Canada, mar anns gach aite eile, tha feum air airgiod a chum toiseachadh math a' dheanamh. Ach, mar is tric, bhitheadh tuaiream is da cheud punnd sassanach gu leòir. Neach sam bith aig a bheil an t-suim so—bu choir dha bhi gle thoigheach cia mar a chuireadh e am mach e. B'fhearr dha fearann a ghabh-ail air mhàl airson bliadhna—cha bhiodh sin duilich a dheanamh—agus bhiodh uine aige, a'n sin, sealltainn mu'n cuairt dha airson aite fhreagarrach air an suidh-icheadh e. An duine aig nach 'eil airgiod, ma tha gairdean laidir agus lamh thripeal aige, gheibh e cosnadh a chumas ris gus am bi e comasach air tigh a thogail agus stoc a cheannach. Bu choir dha fearann a thogail air a cheud chothram a gheibh e an deigh dha a chas a chuir air a Mhachair. Na cumadh gainne airgiod neach sam bith air ais a's urrainn an airgiod-turuis a phaigheadh. Mar eil airgiod aige 's a Ghaidhealtachd, cha bhi e fad

a'n so gus am bi aige gu leòir airson toiseachadh air an fhearainn aiteachadh. Tha feum air daoine a's air mnathan, air gillean 's air caileagan oga, air na h-uile neach air nach 'eil eagal a dhol a dh'obair, 's a chumas ris gu saothrachail tapaidh mar a dh'fheumas e no i.

Tha iad a' meas gu robh ceithir fichead 's a deich million buiseal cruithneachd air a thogail, gu leir, air machraichean an iar thuath an uiridh, 's gu'n robh eadar tri fichead 's a deich agus ceithir fichead million buiseal deth, air a reic ann am Breatuinn. Bheireadh so suim anabarrach mòr do thuathanaich nam machraichean, agus tha e furasda 'thuigsinn cia mar a tha iad gu math dheth, 's an teaghlaichean a faotainn deagh fhoghluim, deagh bhiadh, 'us deagh aodach; agus fear-an-tighe a' cuinneadh na ceudan de airgiod.

Tha am meud mòr chruithneachd so air a thasgadh ann an taighean tasgaidh mòra ri taobh na rathadan iarrunn, agus air a thoirt air falbh gu cladach na mara mar is urrainnear a ghluasad air na "traineachan." Tha cuid de na taighean-tasgaidh sin air leth mòr. Cumaidh an fheadhainn air uisge Loch Superior urrad ri ochd thar fhichead million buiseal, de 'n luach mu thuaiream air da fhichead 's a coig deug million dolair. Tha an taigh-tasgaidh is mò aig Port Arthur, 'us cumaidh e se million gu leth buiseal. Fasaidh bho fhichead gu da fhichead 's a coig buiseal air acair fearainn, ach tha e cinnteach aig fichead buiseal. Cosdaidh e mu ochd sgillinn deug aon bhuiseal a thogail, eadar an talamh ullachadh, cur, buain agus deasachadh airson a reic. Airson iomadh bliadhna bha na prisean ag eiridh 's a' tuiteam bho da thasdan gu coig tasdan 'us se sgillinn—gu ghabhail air a cheile mu cheithir tasdan am buiseal no buannachd de leth-chrùn am buiseal. Ma chuireas tuathanach aig a bheil ochd fichead acair seachd-fichead diubh fo chruithneachd tha e soilleir gu'm faod duil a bhi aige ri da mhile 'us ochd ceud buiseal deth'n fhearann; agus aig leth-chrùn am buiseal, bheir sin 'stigh dha seachd ceud punnd sasannach 's a bhliadhna. Sin cunntais measarra, a reir 's mar tha cuid de na tuathanaich a' deanadh.

Mar a tha na rathadan iarrunn air an deanamh anns gach cearn de'n duthaich—agus tha iad a'cur mile ri mile le luathas mòr, bithidh cothram aig na tuathanaich air teachd-an-tir a chuir am mach gun tarruing gus an "railway." Bithidh so 'na ghoireas mòr, a' caomhnadh tìm agus saothair, agus a' faotainn airgid air ais gun dàil. Tha barrachd air se mile de mhiltean rathadan iarrunn air an obrachadh cheana 'san duthaich an iar air Winnepeg, agus leis na bheil air a chuir air adhairt bithidh mu choig mile de mhiltean eile deas mu'm bi 'm bliadhna am mach, no aon mile deug de mhiltean gu leir; agus an deigh sin cha 'n'eil ach toiseach toiseachaidh 's an obair mhòr so. Ann an uine ghoirid cha bhi aite sam bith anns a bheil luchd-aiteachaidh nì's fhaide na bho dha-dheug gu coig-deug mile bho'n rathad iarrunn, turus goirid do dh'eich smearail, luath; 's bithidh a mhòr-chuid diubh moran ni's fhaisge na sin. An ni a tha fior an diugh mu Mhanitoba, bithidh, am maireach, mu Shaskatchewan agus Alberta. 'S ann mar sin a'thaobh rathadan iarrunn—tha iad a'sineadh a dh' ionnsuidh nan aitean far a bheil an sluagh a suidheachadh 's g'an leanntainn gu dluth, bliadhna an deigh bliadhna. Tha tri rathadan-iarunn mòra, an diugh ag obair ann an Saskatchewan, a ruith troimh na comhnardan mòra far a bheil sluagh a' tuinneachadh, agus teachd-an-tir air a bhuinnig. Cha ruigear a leas ann an so, cunntas mion-aideach a thoirt air na rathadan sin. Tha iad air an oibreachadh a reir feum na cearnaidhean anns a' bheil iad, agus mar a tha'n duthaich a' lionadh suas tha iad a' sgaoileadh am mach gun dàil. Cha'n ionnan idir so 's mar a tha 's a Ghaidhealtachd. Tha e cho naireach 'sa tha e tamuilteach nach eil fiu aon mhile de rathad-iarunn bho cheann gu ceann de'n Eilean Fhada. 'S iomadh bliadhna bho'n a bu choir do ghoireas turuis mar so a bhi aig an sluagh ged a chuireadh an uachd-ranachd suas e. Ann an Canada, tha eud air na cuid-eachdan mòra aig a bheil na rathadan iarunn fo'n riaghladh gu bhi meudachadh na rathadan, gu bhi g'an sgaoileadh thar gach aite anns a bheil sluagh a' comh-

nuidh no anns a bheil e coltach gu'n d' thig sluagh ann an uine ghoirid; agus far nach 'eil gu leòir a bhathar chum na rathadan a chumail suas tha 'n uachdranachd g'an cuideachadh le airgiod no le fearann saor. Tha so a' fosgladh suas mòran fhearainn airson aiteachaidh agus cha'n'eil bacadh sam bith air an t-sluagh 'n an oidhirpean dichiollach a chum a bhi soirbheachadh.

Tha Alberta, mar an ceudna, gu math air a h-ullàchadh le rathadan-iarunn, cuid a' dol suas gu bun nam beanntan arda gu bhi tarruing am mach gual, agus mèin eile a tha gle phailt anns na creagan a'n sin; cuid, a sineadh a' mach bho dheas gu tuath gu bhi 'deanamh slighe iomlan eadar na bailtean a tha fas suas bho Chalagaraidh gu Edmonton. Anns a Mhor-Roinn so bithidh rathadan-iarunn air an leigeil sios re iomadh bliadhna ri teachd, oir an cois na mèinearachd a tha fas gu inbhe ro mhòr bithidh obair agus daoine, agus marsantachd a' dol am meud gun stad.

Rinneadh iomradh 'cheana, air durachd chliùiteach sluaigh nam machar as leth an t-soisgeil. Thainig a chuid bu mho de'n t-sluagh bho thaobh tuath na Gaidhealtachd, a' toirt leò teagaisg fhallain na cearnaidh sin. Gus an la-n-diugh tha'n sliochd ag cumail suas cliùtha agus creideimh nan athraichean.

Tha na Presbyterieanaich lionmhor 's na tri Mhor-Roinnean. Tha eaglais no aite-aoraidh an cois gach badan sluaigh a tha comhnuichte ri cheile agus tha ministeirean, eildearan, 's luchd-riaghlaidh thairis air na coimhthionalan, direach mar a tha iad 's a Ghaidhealtachd. Tha aoradh follaiseach ann air lath' na Sabaid aig na h-uairean a's fhearr a' fhreagarras do'n t-sluagh; tha sgoilean Sàbaid agus coinnidhean ùrnuigh sheachdain air an cumail mar tha sin cothromach do'n t-sluagh agus do'n luchd-teagaisg.

Tha 'n na h-eaglaisean air an cuideachadh gu faoilidh a thaobh airgid; agus air am meas 'n an sochair do labhairt leis an t-sluagh. Mar sin, tha e furasd a' thuigsinn gu bheil iad cuimhneachail air a bhi 'dol do'n

eaglais a reir an cothram. Gun teagamh sam bith tha cuid 's an duthaich so, air nach 'eil eagal roimh Dhia no dhuine, mar a tha anns gach duthaich eile, ach ann an so cha'n'eil mòran de'n t-seòrsa sin, agus tha bàigh nadarra aig gach dàlach fear do dheagh choimhearsnachd, do dheagh bheusan, do dheagh chliù, agus do chaithe-beatha a reir riaghailt a Bhiobaill. Cha 'n 'eil mòran dragh o mhi-stuaimeachd, o ghadaidheachd, o chrostachd no sabaid, no bho aimhreit' eadar nabaidhean. Air an laimh eile, tha na daoine siobhalt, measara, dichiollach air ceann an gnothaich; tha na mnathan, mar bu dual do na caomhagan riamh,—a'deanamh an dichioll an tigh 's an teaghlach a' chumail glan, grinn, agus comhfhurtail. Tha so uile 'na theisteanas àrd a' thoirt do shuagh sam bith, ach tha luchd-aiteachaidh Chanada, air fad, àrd-chliùiteach mar shluagh. Tha aobhar sonraichte airson so. Ceud bliadhna roimh so, agus sios an deigh sin air feadh dha fhichead no lethcheud bliadhna thainig mòran de na daoinibh 's de na mnaithibh a bu chliùitiche, 's bu diadhaidh air Gaidhealtachd, 's air Galldachd na h-Alba gu Canada,—feadhainn diubh air an sgiursadh air falbh le geur-leanmhuinn nan uachdaran, cuid diubh, le clach-lionraith na bochdainn, agus cuid eile, gun ainneart bho neach no ana-cothram bho ni, ach le làn shaorsa an toil fhein, a' lorgachadh am mach, ann an Canada, an fhortain ris an robh duil aca a'n sin. Ach, cia air bith bu chionfath no crioch an turuis, cha robh aon ni a dh' fhag iad gu deurach 'n an deigh, a bha cho dluth ri 'n cridheachan, 's a bha creideamh agus diadhachd nan athraichean. Ach, gu cinnteach cha d'fhag iad an eolas a fhuair iad air an fhior shoisgeil, air an cùl. Cha do threig iad teagasg nan athraichean ann an tir an cuairt. Ann an iomadh theaghlach bhitheadh ri fhaotainn 's na laithean ud (agus ann an caochladh aite gus an la 'n diugh), Bioballan a' fhuair iad 'n uair a dh' fhag iad na seann dhachaidhean, bho na ministeirean a bha nam furtachd 's nan treòir dhaibh a'n tir an duthchais. 'N uair a shuidhich iad ann an Canada, bha'n duthaich ùr, iomallach; bha luchd nam bailltean agus na tuathanaich air

an gearradh as o na fasanan ùra a bha 'bristeadh sios na seanna bheachdan ann an cearnaidhean eile; 's mar sin lean iad gu samhach, siobhailte, agus le làn-dhilseachd, air slighe ghlan an Fhocail mar bu dual d' an athraichean. Mhair so gus ar latha fein, agus an lorg sin,—an lorg an greimeachadh a rinn na firinnean fallain sin air an eaglais, faodar a' radh, le cinnteas nach 'eil eaglais Phresbyterieanach air an t-saoghail is glainne teasgasg na eaglais Phresbyterieanach Chanada. Tha na ministeirean, curamach, dileas, agus saothrachail. Tha iad soisgeulach; agus tha a bhuil air sluagh na duthcha.

Tha na eaglaisean eile,—na Papanaich, Easbuigich, 's na Methodich, a' deanamh a reir an gné-'ag gabhail curam do'n t-sluagh a tha co-cheangailte riù, ag cosnadh deagh ghean agus muinghinn an t-sluaigh.

Tha na sgoilean lionmhor agus math. Tha laghan nan sgoil car de'n aon dhealbh 's a tha iad ann a' n Alba. Tha 'n riaghladh ann an laimh an luchd-aiteachaidh iad fein. Tha cis air a leigeil air an fhearainn, air marsantachd, air "tigh'n-a-stigh" airgid; anns na doighean a tha cumanta 's gach duthaich eile, agus tha 'n cìs so air a chuir gu feum a' reir 's mar a chordas e ris an luchd-riaghlaidh, 'se sin Buird nan Sgoil. Tha foghlum ann am Beurla, ann an cunntais, ann an sgriobhadh, 's a Bhioball' 's ann an nithean feumail eile freagarrach do chlann, 's do nighnean 's do ghillean oga. Tha paigheadh reusanta air a' thoirt do'n luchd-teagaisg, agus is eigin do'n luchd-teagasg teisteanas fheuchainn gu bheil iad foghluimte agus comasach air sgoil a' theagasg a' reir riaghailtean, na h-uachdaranachd agus laghan na tire. Tha'n Stàid a' toirt cuideachaidh airgid do na sgoilean a reir am feum, 's mar sin cha'n'eil an cìs 'na uallach throm air an t-sluagh.

Is ann an toiseach an earraich is fearr a dhol gu Canada—gu h-araidh dhaibhsan aig a bheil duil a' dhol air fearainn. Aig an am sin tha tuathanaich a sireadh luchd-cobhrach agus tha duaisean math air an tairgse; agus ma 's ann a thogail fearainn a tha thu 'dol, 's e 'n Earrach an t-am is fearr air son sin. Le bhi deas gu siol a chur 's an talamh 's a Mhaigh no aig fior thoiseach

June, bithidh barr aig an tuathanach air a cheud bhliadhna, a' sheasas gu math dha airson cosdais a theaghlach. Tha moran luchd-oibre air am fasdadh 's an t-samhradh agus 's an fhoghair, agus tha obair furasda fhaotainn 's na miosan sin. Ma tha duil aig neach an duthaich a rannsachadh, agus fhaicinn air a shon fein mu'n suidhich e, 's e 'n t-Samhradh agus am Foghar a's freagairiche gu bhi 'dol air chuairt bho aite gu aite, a' sealltainn am mach an duthaich, mu'n dean e an spòt a roghnachadh air an suidhich e.

Bu choir do na h-uile neach a bhi faicilleach air an t-slighe, agus gun dad a dh' airgiod a chur a mach air nithean beaga a dh' fhaodar a sheachnadh. Tha luchd an "railway" mar is tric' baìgheal ri coigrich, agus is comhairle mhath so:—"'N uair a's 'aill leat fios fhaotainn air ni sam bith; feòraich deth'n 'Agent,' an comhnaidh."

## LITRICHEAN GU CAIRDEAN.

Tha moran de'n luchd-aiteachaidh ag sgriobadh litrichean mu'n duthaich ùr so, agus tha mi 'dol a thoirt dha no tri de na litrichean sin duibh ann an so; oir tha mi de'n bheachd nach eil dearbhachd sam bith a' thaisbeanas mòrachd agus maitheas na duthcha, cho math ri briathran ar luchd-duthcha fein a shuidhich agus a shoirbhich a'n sin.

Tha bean Iain Mhic Lachlainn ag canntainn, 's i ag sgriobhadh o Alberta:—

"Tha mi 'sireadh innseadh dhuibh mu na nithean a chunnaic mi 's a 's aithne dhomh mu 'n aite so. Tha mi coig bliadhna ann an so, agus fhuair mi na geamhraidhean mar a bu mhiann leam. Cha 'n 'eil cus sneachd ann, am air bith. Tha na h-eich 's an crodh am mach fad a Gheamhraidh gun fhasgadh sam bith ach taobhan cas nan tòm, agus nan glàcan, agus, gus a so, thainig iad troimh gu ruig Earrach, gu fallain, agus ann an ordugh math. Tha cuid de na rainnsearan a tha biadhadh an cuid spreidh airson uine ghoirid 's na miosan a's fuaire, ach cha'n'eil sin 'n a ni is fheudar a dheanamh, ged, ma

dh'fhaoidte gu bheil na beathaichean ni's fearr 'n a los. Chunnaic mi an spreidh a bu bhriagh a chunnaic mi riamh, direach ann an so, far a bheil mi 'comhnuidh, agus bha iad air an reamhrachadh gun ni ach an fheur nadarra a dh 'ith iad air a mhachair.

Tha na h-uile ni againn air a bheil feum ann an duthaich ùra—gu leòir de ghual, deisal ri'r laimh, agus fiodh airson thogalaichean agus challaidean.

Bha 'n t-samhradh mu dheireadh car fliùch, ach cha d'fhuiling am bàrr dad leis a sin,—bha bàrr ro-bhriagha againn. 'Na 'n d'tigeadh daoine oga, gus a so, an aite 'bhi ceannach seana bhailtean-fhearann, ann an cearn-aidhean eile de'n duthaich, bhitheadh aca, ri ceann bheagan bhliadhnachan dachaidhean math, agus tuath-anais saor o fhiachan. B'fhearr leam ochd fichead acair de fhearann saor, o'n uachdranachd, ann an so, na barrachd uiread sin de dh' fhearann ann am Michigan, —an Stàid as an d' thainig sinn gus a so. B'annsa leam bhi 'comhnuidh ann an so, na 's an tir 's an d'rugadh mi ged bu mhiann leam aite mo bhreith fhaicinn uair na dha fhathast mu'n treig an deò mi. Tha 'n aite so ni 's fallaine, ni 's taitniche, ni 's comhfhurtachaile na tha tir mo bhreith 's mo dhuthchais agus, mar a thuirt am bard mu'n "Lochan uaine":—

Ged bhiodh an t-ait' ad fuaire,
Bha'n fhardach fuathsach blàth.

"Tha'n fhardoch blàth a'n so, agus cha'n'eil aobhar-gearan sam bith againn."

Sin agaibh beachd mathair theaghlaich, a tha 'togail suas mhac agus nighean, 's an tir ùr so, 's a tha 'faicinn tighinn-beò mhaith dhaibh far an do bhuinnig i fein a dachaidh.

Tha cailin og ag sgriobhadh gu nighinn piùthair a mathar ann an Canada iochdrach, mar so:—"Bha aimsir ghasda againn gus a so ('s e sin, deireadh na bliadhna). Bha aon seachdamn fhuar ann aig toiseach November, agus thuit beagan sneachd, a thug cothram ro-laghach duinn air na carabadan-slaoda a'thoirt a' mach air na rathadan cruaidh, comhnard.

"Ma moran chruidh nach do chuireadh a'stigh fhathasd gu na tighean-chrodh. Bha'm barr ro-mhath am bliadhna—bhuail sinn da cheud 's a dha dheug de bhuisealan ghràn bharr coig acair thalaimh—ochd fichead 's a se-deug buiseal de chruithneachd, agus tri-fichead 's a se-deug buiseal de choirce. Tha 'n talamh air an fhearann againne, de dh' fhuinn dubh, trom, aig a bheil doimhneachd mhòr—uiread ri da throidh, suidhichte air bonn de chreadha thròm. Tha sinn ag comhnuidh mu cheithir mile gu leth gu tuath air Ponoka, mu mhile bho'n rathad iarrunn, agus mu mhile gu leth bho'n amhainn "Battle." Tha mòran eisg mhath 's an amhainn so ri am an earraich. Tha baile Phonoka a' fàs gu luath. Tha tighean osda math agus bùithean ann. Tha 'n aireamh a 's mo de na tighean air an togail suas gu h-ard, le tri ùrlaran 's gach aon. Cha rachainn as a so gu Canada iochdarach airson airgid air bith.

"Tha mòran lùsan fhiadhaich a 'n so a tha gle bhlasda, agus freagarrach airson feum theaghlaich; mar a tha an sùidheag-làir, an suidheag-phreas, an dearcag-fhraoich,an dearcag-fhrangach, a mhuileag, 's a ghroisead. Tha lios bhriagha againn, anns a bheil sinn a' togail lusan fhreumhach de dh' iomadach seòrsa,—càl, biotais, currainn, uineinean, curran-dearg, lettuce, curran-geal, peasair-luathrach, agus buntata, cho math 's a chunnaic mi riamh. Tha sinn a' cur chraobhan ubhal agus ann am beagan bhliadhnachan bithidh ubhlan againn fein mar a tha aig ar coimhearsnaich a' nis."

Tha duine a thainig bho Shasunn air chomhairle aon de luchd-dreuchd Chanada ann am Breatuinn a' sgriobhadh d'a ionnsuidh mar so:—

"Ghabh sinn bhur comhairle. Shuidhich sinn aig "Olds" mar a chomhairlich sibh. Tha sinn a nis air an fhearann, a fhuair sinn saor, 'nasgaidh, agus cha 'n 'eil duine againn mi-thoilichte. Tha sinn uile ann an deagh shlainte agus ro thoilichte leis an aite. Fhuair sinn an duthaich direach mar a thuirt sibh, agus tha sinn de'n bheachd nach 'eil facal breug air a radh le luchd-ionad an uachranachd, mu'n tir mhòr, bheartach so."

Air an doigh cheudna tha duine eile ag sgriobhadh bho Alberta, an deigh dha bhi'n sin ag obrachadh an fhearainn:—

"Tha sinn trang ag bualadh a' nis agus tha'm barr a tionndadh a mach gu ro mhath da rireadh. Chunnaic mi le'm shuilean fein ceud buiseal choirc' do'n acair, agus da fhichead buiseal 's a coig de eòrna, de'n acair, agus chuala mi gu'n fhuair cuid de'm choimhearsnaich barrachd is sin, 's cha'n'eil teagamh agam nach d' fhuair. Tha'n duthaich so ceart gu leòir. Tha mi tuilleadh a's toilichte leis."

Tha duine og bho na Staidean ag sgriobhadh a' dh' ionnsuidh a theaghlach, mar so:—

"Thainig mi 'n so mu'n Fheille Martainn ma dheireadh. Fhuair mi obair air deagh thuarasdal leis an "Railway." Ann an April 's a tighinn theid mi am mach gu tuath a' thogail fhearainn, agus an deigh sin cuiridh mi dhachaidh airson mo theaghlach. Tha mi 'faicinn gu bheil an sluagh a'n so sona agus toilichte; caoimheal agus fialaidh. Tha 'n aimsir cho briagha 's a chunnaic mi riamh, agus tha mi'n so fada gu leòir 'chum bàrail' a thoirt seachad. Tha'n Geamhradh ciùin, briagha. Gu dearbh, is Alberta griannach e. Cha'n iarr duine tuille na ochd fichead acair de thalaimh a'nasgaidh ann an duthaich coltach ri Alberta; ach ma tha mic aige gheibh gach aon diubh meudachd cheudna de dh' fhearainn saor, air daibh tighinn gu ochd bliadhn'-deug a' dh'aois.

"'N am biodh fios aig sluagh air na cothraman mòra 'tha a'n so airson faighinn air aghairt, thigeadh aireamh mhòr diubh gun dàil."

Tha duine eile d'an ainm A. D. Moiristean, ag sgriobhadh mar so d'a chairdean:—

"Air dhomh tighinn gu baile 'Macleod' gu sabhailte, tha mi 'faicinn gu bheil an fhearann 's a' choimhearsnachd air a ghabhail airson miltean mu'n cuairt. Tha mi ro-thoilichte leis mar a' tha ar cairdean a'n so a' faotainn air an aghairt. Cuiribh goireas d'amionnsuidh a chum a dhol a' dh' Edmonton, far a bheil duil

agam suidheachadh air an fhearann. Tha mi 'dol a thoirt cuid de'm chairdean gus a so ged b'fheudar an tarruing le tobha air crann gu sin a' dheanamh."

"Dh' amhairc mi thairis air gabhail Thearlaich Tailleir, an de; tha tri fichead 's a se acair ann, airson an d' fhuair e da mhile dolair. Thug Mr. Russell a' stigh a cheud bharr de 'n talamh aigesan an uiridh. Tha tri fichead acair aige agus chosainn e mile dolair bho 'n aon bhàrr. Tha 'dhiths mhac cuide ris, agus tha iad a nis a togail fearann air an son fein. Tha Mr. Russell tri fichead bliadhna 's a naoi a dh' aois, agus tha e ro thoilichte mar shoirbhich. leis. S' urrainn do m' bhrathair na h-uile oirleach de 'n talamh aige a' threabhadh; cha 'n 'eil aona throidh fasail oirre.

Tha Alasdair MacAilpein ag sgriohadh air a mhodh so:—

"Saoilidh mi gu'n do bhuail mi air an duthaich cheart. Ghabh mi baile fearainn ann an Alberta mu dheas. Is i duthaich bhoidheach a th' innte, le gu leòir de dh' fheur agus talamh beartach. Cha robh luchd aiteachaidh a 'n so gus an earrach mu dheireadh, ach na rainnsearan. Tha 'm baile maragaidh a fàs gu math.

"Tha da bhuth aodach agus aon bhuth airson bathar-chruaidh againn. 'S furasd dhuinn gach ni a dh' fheumas sinn fhaotainn. Tha na tuathanaich a' deanamh gu math. Tha 'm barr math, gu h-araidh an cruithneachd agus an coirce. Tha sinn uile de 'n bheachd gu' bheil duthaich bhriagh againn a'n so."

Tha R. W. Scott, bho Minnesota ag cur fios air ais mar so:—

"Tha mi ro-thoilichte gu 'n d' thainig mi do 'n duthaich so, agus thig moran eile air mo sgath, oir cha 'n-urrainn mi labhairt ro dhurachdach oirre.

"Duine sam bith aig a bheil mu choig ceud dolair (ceud punnd shasanach), faodaidh e tighinn a 'n so. agus ma 's duine ceart e, ann am beagan bhliadhnachan, bithidh miltean dholar air an cuir seachad aige. Chunnaic 'us labhair mi ri feadhainn a rinn so.

"Feumaidh mi, aon uair eile, tajng a' thoirt dhuibh airson mar a dh' ullaich sibh gach ni air ma shon, oir

cha robh dad a' dhragh agam air an t-slighe. Bha, mar an ceudna, mòr chaoimhneas air a nochdadh dhomh air mo thurus."

Tha neach eile ag cantainn:—

" Thainig mi d' ar tigh air an fhoghar mu dheireadh, a' fulang bho euslainte. Dh' innis mi dhuibh gu robh mi 'dol a' dh' Alberta airson mo shlainte. Tha e coltach gu 'n d' rinn mi roghainn math aig an am sin. Bhuanaich mi iomadh punnd ann an truimeid, agus thilg mi dhiom na h-eucailean a bha g' am bhristeadh sios roimhe so. Tha mi slainteil, sona, a' cosnadh tri dolair 's an latha agus mo bhiadh.

" 'S na miosan deireanach an Fhoghair agus troimh 'n Gheamhraidh bha mi ag obair am muigh re 'n la, 's a cadal re na h-oidhche ann am bùth a' dh' aodach cainbe, 's cha robh fuachd no cnatan orm bho thoiseach gu deireadh na bliadhna. Tha 'n adhar fionar, tiorram, agus neartail. 'S a Gheamhradh cha 'n 'eil mòran sneachd agus tha a ghrian dealrach, baigheil naoi latha as an deich.

" Dh' oibrich mi air an rathad-iarunn car treis, a' cosnadh coig dolair deug thar fhichead 's mo bhiadh, 's a mhios. Air bruachan na h-aimhne faisg' orm chi mi sreathan mora de ghual coig troidh dheug a' dh' aird. Cha ruig duine bochd le deagh shlainte a leas a bhi bochd ann an so gle fhada."

Tha Tearlach H. Barker ag radh, 's e sgriobhadh a' dh' ionnsuidh fir-ionaid na h-uachdranachd:—

"Cha d' thubhairt thu aon fhacal mu 'n duthaich so, air nach b' airidh i. Bha 'n Geamhradh so ro mhath gu dearbh. Bho thoiseach na bliadhna bha se seachdain againn de laithean grianach, gun stad; cha robh stoirm ann fad na h-uine, agus a nis tha sinn a stigh 's an earrach le tìd freagarrach do 'n t-séasain. Tha na daione a' cliabhadh a nis, agus ann an cuid a' dh' aitean tha iad a treabhadh.

" Bho 'n am 's an d' thainig mi so—ni 's lugha na aon bhliadhna—rinn mi gu math. Bha tri cheud punnd shasanach agam. Tha, a nis, tigh againn 's a bhaile, a 's fhiach ceud gu leth punnd shasanach, agus ceithir

cheud 's ceithir fichead acair fearainn, againn. Tha innealan goireas airson tuathanachais againn, agus bo, laogh, each, agus cearcan.

" Tha ar slainte gun aobhair ghearan. Tha mo dha mhac suidhichte taobh air thaobh rium, agus tha suil aca ri posadh cho luath 's a dh' fhaodas na mnathan oga 'thighinn d'an n-ionnsuidh. Tha 'n aite reidh, ullamh, a' feitheamh orra."

Bho Nutana, Saskatchewan, tha J. G. Crow a' toirt an teisteanas so:—

" Is tric mi 'g radh nach eil dad a dh' eòlas aig an aon leth de 'n t-saoghail air an leth eile. Tha iad a' tighinn beò agus a' deanamh an rathad, ann an tur dorchadas, 's a paigheadh na choisneas iad do na tighearnan fearainn.

" Tha sinne, ann an so, ann an gleann mor na Saskatchewan a tha araon ro mhaiseach agus toirbheartach, far a bheil an uachdranachd a tabhairt ochd fichead acair a dh' fhearann do gach neach, saor. Smuainich air sin!

" Tha barr trom gràn againn, lusan de gach seorsa, agus sithionn ann am pailteas, saor, gun bhagradh tighearna no maor. Tha mi a' comhairleachadh gach neach a dh' fhaodas, tighinn do 'n tir so agus fas suas leis."

Aite airson an duine og: Tha 'n teisteanas fhirinneach so againn bho Uilleam Fulton, ann am Manitoba:

" Mar neach a rugadh ann an Albainn, agus a tha 'comhnuidh 's an duthaich so bho 1873, tha mi comasach a' radh gu 'n coimhlion Canada na gheallas i do 'n neach a thig g' a h-ionnsuidh.

" 'S i Canada-an-iar, a reir mo bheachdsa, an aite a's fearr 's an Impireachd a thighinn a' dh' ionnsuidh. Tha 'n aimsir, an fhearann, agus doighean an t-sluaigh (a tha ionmholta) ro fhreagarrach do neach a rugadh 's an t-seann duthaich. Cha ruig mo luchd-duthcha a' leas teagamh a bhi orra mu thighinn gu Canada-an-iar; gheibh iad failte chridheil, agus misneach chaoimhneil bho 'n luchd-duthcha a 'n sin; dearbhaidh an ni a thachair rìum fein a chuis.

" 'N uair a bha mi 'dhachaidh bho cheann uine ghoirid dh' fheòraich duine dhiom: "Ciod e prios aon bhaile fearainn ann an Canada?" Freagair mi, " Da phunnd, airson na coirichean a' sgriobhadh." "Ach," ars' esan, "ciod e' 'dheanainn mar biodh an da phunnd shasanach agam, 'n uair a ruigeadh mi?" " Direach," fhreagair mi, "mar a rinn mise, 's an doigh cheudna. 'N uair a rainig mise Canada-an-iar, bha fearann a dhìth òrm, ach cha robh an da phunnd shasanach agam. Sheall mi mu 'n cuairt, bha tuathanach aig an robh tobar ri fhosgladh. Chladhaich mi an tobar airson da phunnd, 's leis an airgiod sin, fhuair mi an fhearann an deigh an robh mi ; agus aon uair bho'n am sin dhiùlt mi ochd mile dolair air a shon."

" Bha iad a feòrach mu 'n aimsir dhiom. Air m' aite-sa, cha b' fheudar duinn riamh fhathast stad a dh' obair le fuachd no le gaillionn. Tre 'n Gheamhradh tha sinn a' tarruing a ghràn gu baile, 's an fhiodh dhachaidh. Tha a ghrian soillear briagha thar coimeas. Cha 'n eòl domh duthaich cho fallaine rithe -duthaich 's am faigh an duine òga cothram, anns a' bheil duais do 'n fhear-dhichiollach, agus, ma tha duine a thig 'so measarra, deanadach, agus comasach, ged bhiodh a lamhan 's a phoca falamh, gheibh e air adhairt. Dhearbh mi sin mi fein; 's rinn mo bhrathair an ni ceudna, cuideachd."

Aon litir eile bho dhuine a thainig bho Orkney—Tha e ag radh:—

"Cha 'n 'eil mi gle fhada air a mhachair mhoir, ach bithidh mo chairdean toilichte a chluinntinn mar a' dh' fhaodas duine fhaighinn air adhairt a'n so, a' toiseachadh gun airgiod aige. Chaidh mi an toiseach gu New Zealand ach cha deachaidh ro mhath leam ann an sin. Chuala mi moran mu Chanada, 's thug mi feuchainn d' an duthaich sin. Tha na h-uile ni a chuala mi mu timchioll fior a reir 's mar a thachair dhomhsa.

" Rainig mi Winnepeg ann an 1898. 'Ni thu math gu leòir 's an duthaich so,' arsa duine ris an robh mi comhradh, rium, 'ma tha thu deònach a 'dhol a dh' obair, agus foighidinn a bhi agad, oir ma dh' fhaoidte gu'm bi feum agad orra le cheile? Cha robh ach aon

phunnd shasanach 'n am phoca, cha robh uine ri chall, chaidh mi stigh gu Yorkton, ghabh mi ri tuathanach a 'n sin airson ceud gu leth dolair 's a bhliadhna. Lean mi ann an sin aig an duais sin fad tri bliadhna, 's an sin cheannaich mi fearann, ochd fichead acair, a chosd da dholair no mu ochd tasdan an acair. Cha robh fearann saor faisge orm agus bha an talamh ro mhath. Leasaich mi e beagan agus an taobh a' stigh do thri bliadhna reic mi e airson mile dolair, a' cumail a bharr a bha air tri fichead 's a coig acair deug dhomh fein. Phaigh am barr so na h-uile dolair a' chuir mi 'mach airson an leasachaidh. An deigh sin cheannaich mi tri cheud 'us fichead acair a chosd mu cheithir tasdan deug an acair; dh' ullaich mi ceud acair deth; chuir mi garadh mu 'n cuairt d' a agus ann an da bhliadhna bho sin reic mi an aite a rithist airson naoi dolair an acair. Leis an airgiod a rinn mi 's a mharlaid so cheannaich mi an fhearann air a bheil mi comhnuidh ceithir cheud 's ceithir fichead acair, a chosd tri puinnd shasanach an acair; tha 'n talamh ro fhiachail agus bu mhaith leam gu robh uiread eile dheth agam.

"An uiridh, thug mi da mhile dheug buiseal ghràin dheth da cheud, tri fichead 's a coig-deug acair—'s diù sin tha ceithir mile 'us coig ceud buiseal de 'n chruithneachd a's fearr a tha ri fhaighinn 's an t-saoghail. Ann an taigh-tasgaidh chuir mi an diugh uiread eile a' chruithneachd a tha ro mhath. Tha aon sheòrsa " Red Fyfe," a thug thairis leth-cheud buiseal gus an acair.

" Bheil mi riaraichte! Cha ruig mi leas dad a' radh air sin. 'S ann a tha mi taingeil. Bha mi toilichte gu leòir ann an New Zealand, ach cha robh mor fhosgladh do 'n duine bhochd ann. Bha 'n aimsir aluinn, ach cha d' thig duine beò air aimsir a mhain; 's mar sin dh' fhag mi e airson Chanada. Tha 'n ainsir ann an so math gu leòir air mo shonsa, agus tha soirbheachadh an cois mo chuid saoithreach, mar an ceudna."

## GEARAN GUN AOBHAR.

Air a bhliadhna mu dheireadh thainig moran Ghaidheal thairis a'dhol a dh' obair air an rathad-iarunn ann

an Canada fo fhasdadh luchd an rathaid. Bha cuid de'n bheachd nach robh iad toilichte leis mar' bhuineadh riu anns an duthaich so, agus, air ball, ghabh uachdranachd na tire an cuis an laimh, agus thugadh a chuis gu solus an latha.

Chuir Mr. Oliver, aig a bheil ard ughdarras 's a chuis, duine a' rannsachadh a' mach a chuis agus mar a dh' fhiosraich e sgriobh e sios 'na chunnaic 's na chuala e. Tha e 'toirt an iomradh so do Mhr. Oliver:—

A reir bhur n-iarrtas chaidh mi a' shealltainn air na daoine a tha 'g obair air an rathad-iarunn, ris an canar an "Transcontinental." Tha moran Ghaidheil 'n am measg. Dh' fhiosraich mi gu 'n d' rinn fear-ionad cuideachd an rathad-iaruinn agus na daoine cordadh eatorra fein, gu 'n d' thugadh am fear ionad coingheall airgiod do na daoine a chum am faireadh a phaigheadh gus an duthaich so; agus gu'm faigheadh iad, aig a chuid bu lugha, se tasdan 's an la, 's nach cosdadh am biadh agus aite cadail, nis mo na ceithir tasdan deug gach seachdan. A reir 's mar a bhiodh na daoine a' cosnadh am paigheadh-latha bha iad gu bhi paigheadh air ais an airgiod a fhuair iad a'n coingheall. 'S ann mar sin a thachair. Fhuair am fear-rannsachaidh am mach gu robh dithis dhaoine a bha ag gearan, 's gu robh càch uile toilichte gu'n d' thainig iad. Tha e ag radh:

Labhair mi ri tri-fichead 's a dha-dheug de na daoine. Cha robh ach dithis diubh mi-thoilichte le'n crannchur. Bha càch riaraichte leis an aitean cadal, am biadh, 's an obair. Rinn aireamh diubh gearan mu'n phrìs ard a phaigh iad airson goireasan a cheannaich iad daibh fein, ach cha robh na nithean daor a reir phrisean na duthcha so. Bha na daoine g'an coimeas ri prisean Alba.

B'e'n ni bu ro thoilichte leam fein, a bhi faicinn nan daoine tiarail, misneachail; duineil air ceann an gnothaich—gu h-araidh nan daoine a bha'n sin fada gu leòir chum am fiachan a phaigheadh. Bha airgiod-ullamh acasan airson nan nithean beaga, a tha cho goirreasach a bhi aig cul laimh neach, a cheannach. Bha a chuid bu mho duibh uile a' cur airgid dhachaidh d'an teaghlaichean ann an Alba. Bha iad a' deanamh sin ged

nach d'thainig an aimsir a's fhearr airson duais cosnaidh fhathasd. Ann am meadhon a Gheamhraidh ris an la goirid cha 'n 'eil ach naoi uairean-a-thìm a dh' obair 's an aon la, ach mar tha an latha 'fas fada agus an aimsir stolda tha deich uairean-a-thim a dh' obair agus seachd tasdan 's an latha air an thoirt; agus tha'n fheadhainn aig a bheil càil sonraichte agus comas oilbre a' faotainn ochd tasdan 's an latha. Tha dithis no thriùir, aig a bheil eòlas air tolladh agus sgealbeadh chlach a' faotainn deich tasdan 's an latha.

Tha 'm fear rannsachaidh a' toirt ainmean cuid de na daoine a chuir airgiod dhachaidh gu 'n teaghlaichean 's an cairdean mar so:—Fionnlaigh MacNeill,—dh'fhag e Glaschu, agus rainig e camp Chirk agus Westerdahl air an la mu dheireadh de mhios mheadhonach an Fhoghair. Bho'n am sin phaigh e air ais (los am faireadh) se punnd shasanach agus da thasdan deug; cheannaich e fiach tri punnd shasanach a dh' aodach; agus chuir e seachd punnd shasanach dhachaidh a' dh' ionnsuidh a' theaghlach ann an Glaschu. Tha sin a feuchainn na dh' fhaodas duine a' dheanamh aig nach robh bonn 'na phoca 'n uair a sheas e air tir aig Quebec.

Do dh' fheadhainn eile a chur airgid dhachaidh faodar ainmeachadh; Iain Macleoid, ceithir punnd shasanach, Alasdair MacLeoid, da phunnd shasanach, Domhnull Ua Donnell, ceithir punnd shasanach, Muireachadh MacFhionghain, coig punnd shasanach, Aonghas Macleòid, tri punnd shasanach, Padruig MacGhriogair, da phunnd shasanach, Coinneach Munro, da phunnd shasanach, Coinneach Matsanach, tri punnd shasanach, Donncha MacIomhar, tri punnd shasanach, Coinneach Mac-a-Ghobha, da phunnd shasanach, Alasdair Moireastan, tri punnd shasanach, Niall MacLeòid, da phunnd shasanach, Uileam MacAscail, tri punnd shasanach. Dh' fhaodadh an aireamh 'bhi air a meudachadh ach foghnaidh na thug mi cheana.

Tha'n fheadhainn a thainig bho' n Leoghas ach beag de'n aon bheachd gu bheil an aimsir cho furasda airson obair a'muigh ann an so 's a tha i ann an Leoghas. B'annsa leò a bhi ri cosnadh la ann an so na ann an

Steòrnabhaigh. Tha na bothain a tha air an togail air an son dionach, blath. Tha aite-teine 's gach aon diubh, agus tha cocaire a 'n cois gach bothan. Tha caochladh seòrsa bidh aca, air a thoirt dhaibh blath, blasda, 'n uair a thig iad a steach bho'n obair 's iad fuar, acrach. Tha feòil ùr air a thoirt dhaibh aig gach trath, tri uairean 's an la. Tha aran air ùr dheanamh an comh-nuidh air a bhòrd, agus tha lusan a ghàraidh—a tha pailt ann an Canada, gun ghainne aig an luchd-obair. Tha e soilleir, mar sin, nach 'eil cruaidh-chas an cois na h-oibre so, ach, an aite sin gu bheil deagh chothram aig na daoine air airgiod a dheanamh leis am faod iad ann an uine ghoirid fearann a ghabhail air machraichean na h-aird'-an-iar.

Tha cuid a dhaoine ann do'n dual a bhi 'chaoidh ri canran 's a gearan, 's bhiodh iad mi-thoilichte ann an garadh Edein fein. Sin an fheadhainn a gheibh thu an drasd' 's a ris, a gearan air Canada. Cha tugainn eisd-eachd sam bith dhaibh. Cha robh ràmh math, no cas-chrom mhath, no òrd math, no tuagh mhath,riamh aca 'n an lamhan. Dhaibhsan, bha na h-uile beart 'us inneal dona, gun fheum; cha robh ni no neach riamh ceart ach iadsan, 'n am b'fhior iad fein; ach ann am beachd mhuinntir eile cha b'e'n òrd, no 'chas-chrom a bha cearr, ach na culaidh-thruaigh nach b'urrainn an laimhseachadh gu ceart. Cha chuala mi riamh neach a gearan air Canada a thainig a dh' ionnsuidh an duthaich le inntinn air a' deanamh suas gu robh e 'dol a shoirbh-eachadh. Neach sam bith aig a bheil slainte agus a tha geur, dichiollach an dail obair sam bith a thig na rathad a' dheanamh cho math 's a 's urrainn d'a;—tha mi ag radh ann an so, tha goireas, tha saoibhreas, tha pailteas, roimhe anns an duthaich so, mar caith thu le struidheas ana-measarra, am beò-shlainte a tha'n soirbh-eas a' cur thugad. Cha 'n e so mo bheachd-sa a mhain; 's e beachd gach neach aig a bheil cothram beachd a thogail air cuid agus cuibhrionn sluaigh nam machar mora.

B'e so beachd an Urramaich, an Ollaimh Robastan nach mairean—Gaidheal a bha moran bhliadhnachan a'

saothrachadh mar mhinisteir 's na cearnaidhean mòra ud. Bha teas-ghradh aige do na Gaidheil. Thaghail e orra 's gach aite de'n duthaich; b'e 'dhleasdanas a bhi air chuairt mar fhear-choimhead choithionalan na h-eaglaise. B' iomadh cuireadh bhlath a' thug e do na Gaidheil, aig a bhaile, a thighinn am mach do Chanada far an robh goireas agus beartas ri'n cosnadh. An ann a' mealladh a luchd-dhuthcha a bha e? Gu cinnteach cha b' ann. Cha robh aon neach am measg na' minis-tearean a b'fhirinnich na easan. Ach bha lethid a' chothram aige air an duthaich so fhaicinn 's gu 'n robh e fiosrach air a mhòrachd 's air toraicheas an fhearainn. Chunnaic e iomadh bròinein bochd air a chlaoidh leis an eiginn, a fhuair a cheann air uachdair an an-shocair, 's a dh' fhas lion beag is beag, gu bhi ann an deagh chrannchur. B' iomadh uair a' thubhairt e rium fhin: "Leig dhiot a bhi a' ghnath falbh o bhaile gu baile an toir air malairt, agus suidhich air an fhearann, de'n toir thu barr an deigh barr a bheir gu maoin agus beartas thu." B'e 'dhurachd gu 'm biodh a chuid a b'fhearr de na bha 'dol, aig a luchd-dhuthcha fein; 's cha robh car 'n a cheann no foill 'n a chridhe. Tha moran Ghaidheil de'n aon bheachd ris. Cha toigh leò a bhi a' faicinn na h-achaidhean a's briagha, na raointean a's tarbhaiche, na cothraman a's fearr, a bhi 'dol gu Sasanaich, Gear-mailtich, 's diol-deircean gun spéid bho iochdarain Ruisia, dar a tha na daoine o'n d'thainig sinn a'strith leis a chruaidh-fhortain ann an tir ar n-athraichean. Tha'n am a 'dol seachad gu luath, agus leis an t-am an cothram a's fearra. "'S e 'n t-ionnsachadh og an t-ionnsachadh boidheach." Thigeadh, ma ta, na daoine oga, tapaidh, an diugh, agus theid gu math leò air machraichean mòra na h-aird' an iar.

## Sgriobh a dh' ionnsuidh:

JOHN WEBSTER,
52 ST. ENOCH SQUARE,
GLASGOW.

MR. MACLENNAN,
CANADIAN GOVERNMENT
AGENT,
ABERDEEN

---

## No gu:

THE HON. FRANK OLIVER, M.P.,
MINISTER OF THE INTERIOR.

W. W. CORY,
DEPUTY MINISTER OF THE INTERIOR.

W. D. SCOTT,
SUPERINTENDENT OF IMMIGRATION,
OTTAWA, CANADA.

CAPE-BRETONIANA
ST. F.X. UNIVERSITY, SYDNEY CAMPUS
Sydney, Nova Scotia

April 8, 1974

Miss Juliette Bourque
Public Archives of Canada
The Library
395 Wellington Street
Ottawa

Dear Miss Bourque:

You asked for a translation of the Title Page and a brief summary of the Article. Enclosed are both. I find the Article exceedingly interesting. I wish I knew who the author was and whether the article is part of a series in several languages.

The name Ailghinn La Bhruinn is very baffling. It is not a Gaelic name, but to me an attempt either at a pseudonym or at a translation of Le Brunn. Perhaps the booklet itself was a translation, though it looks more like an original.

I am happy to be a wee bit helpful to such a friend as you and to my beloved P.A.C. Best regards to you and all my friends at P.A.C.

Sincerely yours,

Sister Margaret Beaton

Sister Margaret Beaton
Archivist

SMB/kmd

SUMMARY

THE GAELS IN CANADA

This article is not a highly rose-coloured picture of the Prairies, but rather a fairly true picture. The difficulties and obstacles to be encountered are clearly pointed out. However, the author feels that for long-suffering and brave Scots these obstacles should be only stepping-stones to victory and great success. The whole article is a serious attempt to attract Scottish Gaels to Western Canada while the most fertile land is obtainable at the lowest price.

First there is a brief history of a Scottish settlement in Canada - the arrival of soldiers (Fraser Highlanders), the successive immigrations into Eastern Canada (Prince Edward Island, Nova Scotia and Cape Breton), then into Upper Canada and eventually into the Prairies. Wherever these pioneer Scots settled they had freedom of worship, freedom of language and freedom from landlords.

A brief mention is made of the rise to prominence of many Gaels, i.e. Alexander MacKenzie, Sir John A. MacDonald, Lord Strathcona and many others.

Then the Prairies are described in fair detail - the illimitable areas of fertile soil, the wheat production and advanced methods of harvesting, minerals, healthy climate, freedom from grinding landlords and above all the glorious opportunity of ownership of their lands. Minute instructions are given to potential immigrants - the clothes they should bring with them, the amount of money needed, etc.

The author reminds the future Scottish citizens to the Prairies that Canada is a land of brave, free and conquering men. Canada wants men of this calibre. Therefore, since they are the descendants of conquering men, if they are not contented with their lot in Scotland they should sacrifice their homeland and come to the Prairies - the open door to freedom from landlords, to victory and success.

Finally there are many excerpts from letters sent to Scotland by Scottish immigrants describing their Prairie homes, comforts, opportunities for education, freedom, places of worship and pleasant social gatherings.

This is a very interesting publication. It gives a good insight into life on the Prairies during the early twentieth century.

TITLE PAGE

# THE PRAIRIES OF CANADA

## An Open Door for the Gael

An account of how Canada was settled by the people of Scotland; of the opportunities that today await the people of the Highlands who come to Western Canada, - presented to the reader by

AILGHINN LA BHRUINN

I came from the shellful cave
From the West of the Long Island (Outer Hebrides)
The narrow cave of the high waves
That would cry out when the tide flowed.

Published under the auspices of The Federal
Government of Canada, in Ottawa, 1907